# LEABHAR-CEIST
NA
# MATHAIR
DO'N
# LEANABH OG
NO
# REAMH-CHUIDDEACHA

Do dhaoine òg ain-eolach chum 'ſgu b'àiſh-ichte dhoibh Leabhar-aith-ghearr Ceiſt na HEAGLAISH a thuigſin.

---

GNA-FHOC. xxii. 6. *Toir eolas do leanabh air an tſlighe ann còir dho gluaſachd, agus 'n uair a thig e gu h aoiſh cho deillich e r'i.*
HOSEA iv. 6. *Ata mo phobulls' air doll a mugha dhi eolaiſh.*

---

Le *J. W.* Miniſhter an t ſoiſgeul ag *Dundee.*

---

Clo-bhuailt' ſan bheurla naoi uaire deug.

---

Agus anoiſh air na churr an GAILIC chum leaſs-coitcheann GAIDHEALTACHD ALBA.

---

Entered in Stationer's Háll.

---

Clo-bhuailt ann
GLASSACHA.
Gu ſeim JOIN ORR, agus a Choi'-pairtneir-ibh; agus r'a chreic ag a bhuth-ſan ann a margadh-an-t ſallain, am bliadhna air TIGHEARNA. M DCC LII.

## ADVERTISEMENT.

THAT JOHN ORR Book-ſeller in the Salt-mercat, GLASGOW, deſigns to print ſeveral practical Books in the High-land Language if he meets with due Encouragement.

## RABHADH.

GU bheill JOIN ORR fear chreic Leabhairin ann an Margadh an tſallain ann a GLASSACHA toilleach air cuidd do Leabhraibh maith a chlo-bualadh ann ſan Channoin-Ghaidhealach mu bheirrir deaghmhiſneach dho.



## *Focall do Pharantaibh Criosduigh.*

A MHUINTIR IONMHUINN ANN A CRIOST,

THUGAIBH fanear gu bheill curam anamaibh oir'bhs' co-maith re Minishteribh. Agus mu ni sibhs' air cuidd fein, bithigh obbair na Minishteribh, àisheach agus sòlasach dhoibh c'a taitneach a bhithigh e searmoin a dheanadh dhoibh, agus a bhi Ceasnacha na h aittim shin ata air nan ullamhacha roimh-laimh le teagasg an Parantaibh! oir ata, 'n aittim shin soi'-theagasgte, agus 'ta cionn agus tuigse aca air na cinn-theagaisg ata iad ag eisdeachd. Ach mu mhothuicheas sinn daoine ain-eolach neimh-charrantach, feadaidh sinn a bhuidheachas a dheanadh air Parantaibh mi-churamach, O Pharantaibh, ata lagh Dhe agus natuir, agus air bòidibh fein ann an am baistigh, 'gar ceangal a bhi dileish ann a foghlum air cloinn' òga, an bheill gaol ag'ibh air ar clann, agus an treoruigh sibh iad gu direach chum ifrionn agus damnuidhe? O! deir sibh nar leigidh Dia shin, ach an fead sibh a dheanadh air mhodh is eifeachdaigh, na bhi 'gan tog'ail suas ann an ain-eolas agus neimh-dhiadhachd? an bheill sibh ag faicsin air cloinne bhochd air bhruach furnaish uamhann theinnidh, agus a bhi co-neimh-throcaireach 'sgun rabhadh thoirt dhoibh air? an bheill sibh curamach ann a biadh a shollar do'n cuirp bhàs-mhor agus nach sollair sib'h ni sa bith do'n anamaibh is eigin a bhi beo gu siorruidhe? an bheill sibh ag teagasg dhoibh caint agus coisseachd, agus nach teagaisg sibh dhoibh lassairibh teinne ifrionn a sheachnadh? O Pharantaibh! am bu mhiann leibh a bhi saor O fhuill air cloinne? deanaibh urnuighe air an-son gu diambair, agus maille reu

 fein,

fein, agus leigibh dhoibh fhaicfin air mor-churam ar-fon maith an anamaibh, cummaibh fo'-chois gach droch-ni ionta co'-luath 'fa chitear e. Teagaifgibh dhoibh gur h e Dia is ughdar do'n uille thiolaicigh; agus uime fhin gur eigin dhoibh beannachagh iarruidh do'm biadh, agus buidheachas thoirt dho-fan air a fhon, teagaifgibh dhoibh urnuighe dheanadh, agus cuirribh h uige iad, moch agus an-moch, gach la, ach ni's trice air la an Tighearna, agus chum cuiddeachagh leibhs' agus leo-fan araon ann fa chuis fho, fgriobh mifhe an leabhrann fho a leannas: biodh aon dibh aig gach leanabh oir cuiddeachaigh e leabhar aith-ghearr nan Ceift a mhineacha dhoibh, follairibh Bioblaibh dhoibh, maille re leabhar-aidmheil an chreiddigh, leabhar-ceift Vincent agus leabhar Ghuthrie ata dearbhagh mu mhuinighin-fhlainteil ann an Crioft agus an lethidibh fhin do leabhrannaibh beaga: tugaibh air ar cloinn air uairibh urnuighe dheanadh ann a co'-chaidre le a cheile, co-maith 'f leo fein gu diambair; agus deanadh iad urnuighe ann nar 'n eifdeachd fein; agus cuimhnibh dhoibh gu minic, gu bheill fuil an De uille-leirfinnich ag dearcadh orra 'n uair a ni iad urnuighe. An uair a thig iad gu h aoifh na tuigfe, infhibh dhoibh na bòide a ghabh fibh oirbh afs an leath ann an am baifte, agus cuirribh h uige iad chum an ath-nuadhacha gu pearfanta. Tugaibh rabhadh dhoibh gun iad fein a chuibhreacha re foirm urnuighe; infhibh dhoibh a bhi gnathacha briatharaibh agus co'raidh ur ag curr rifs ni eigin do'n dealbh fein, do bhri gu bheill barrachd gaoil ag Dia air na briatharaibh fhin a thig o'n a chroidhe amach: O Pharantaibh, mar nach bu mhiann leibh air clann a bhi na brisheadh croidhe dh'ibh fan t faoghals' fein; mar nach bu mhaith leibh iad a'thachairt oirbh aig Cathair-breitheamhnais

breitheamhnais Dhe, le guidheachann agus mallacha nar 'n aghaidh; mar nach bu mhiann leibh an cluintin re fcreineig ann an dorainn gun aithis gun chrioch ann deigh an t faoghails'; bithibh ro-churamach anois an togbhail fuas ann an eolas air Dia, agus air an dleaftanas dho-fan, an truaighe thaoibh natuir, agus an feim ata aca air Jofa Crioft. Ach O mhatharaibh! 'fann dar'n ionfuidhs' gu Sonraicht' ata an leabhars' air na churr, ata clann gu tric timchioll oirbhs' ann nan aoifh mhaoth, agus 'fan agaibhs' ata an fàth is fearr an teagafg eolas a ghabhail air Dia, agus urnuighe dheanadh rifs, gaol a ghabail air Crioft, agus fùath air peacadh: an ni a fparras fibhs' orra is tric leifh buannacha leo na dheigh fhin: uime fhin mar ata gaol agaibh air ar 'n anam fein, agus air anam air cloinne, na dearmadaibh an mor-fhàth ata Dia ag curr 'gar laimh, c'aite bheill air carrantachd mhathaireil do thorradh air bronn, nach leirigh e an croidhe agaibh an cluintin ag fcreineig, no an faicfin ag frith-rhòstadh ann an teinne ifrionn gun fhuaradh? O faoth'raibh uime fhin am bacail ann 'nam, le air teagafg tràth, agus urnuighe air an fon, bha fibh ann a mordhorainn re am an cead-bhreith; O bithigh air 'n anam ann a mor-fhaothair mu'n dara breith, mar ata iad tre natuir nan cloinn agaibhs' gu bitheagh iad tre graifh nan cloinn ag Dia meadhonaibh chum a mholaidh oidhreibh a ghraifh, agus foitheachaibh gloire.

## *Focall do Chloinn Oig.*

A leanabanna Dileish,

ATA mi ag aſlachagh oirbhs' ann an ainm Dhe, air Cruthai'-fhear a chuimhneacha ann laethibh air 'n òige. Bha ſibh gu h òg air 'n ar toirt ſuas do Dhia ann an am air baiſtigh, agus ghabh ſibh nar ſaigheid-fheara fuidh bhrattaich chrioſt' cuirribh uime ſhin air 'n eolas a ſteach tràth air Dia, agus air Crioſt tre urnuighe; agus mar ſhin bithigh urnuighe na ni ſòlaſach leibh na dheigh ſhin. Thigibh a dh'ionſuidh' Dhe le ſuilbhireachd moch is an-moch: tugaibh air 'n uireaſ'uibh agus air gearrain uille a ionſuidhe, agus dòrtaibh amach air croidheachaibh ann na uchd, creiddibh e, ni bheill luinnig is binne ann a cluaſaibh Dhe, na urnuighe leanabainn òga.

Chuirr mi ſios cuidd dh' fhoirm urnuighe chum a bhi na chuiddeachagh do dhaoine a toiſeachagh, gidheagh ni bheill mi ag iarruidh o'irbh an gnathachagh ni's faidde no an t am dh' feadas ſibh urnuighe dheanadh aſs an feugmhais, deanaibh dicheall urnuige an Tighearna, an Chreid, agus na deich aitheanta fhaotain air mheoghair, agus cuidd do ſhailmibh Dhaibhi co'-luath 'ſis urrain ſibh: agus mar an ceadn' leabhar aith-ghearr Ceiſt na h eaglaiſh ſho, ata na leabhar aith-ghearr oirdheirc air cinn a chreiddigh-chrioſtuigh. Agus chum 'ſ gu b' fhearde thuigidh ſibh cuidd do nithibh ata ann, nach bheill co'-ſoillеir do dhaoine ata ag toiſeachagh, chuirr mi r'a cheile dhibh an cuiddeachagh ſho leannas; bithigh e àiſheach dhibh fhaotain air mheoghair. 'S fearr gu mor dhibh air meoghair a luchdachagh

agh leish na nithe sho, no le duannagaibh, òrain, no sgeultaibh faoin.

A chlann ionmhuinn, ata am na h òige na am toighte d' ar 'n anamaibh, buillibh gu maith e. Sibh munighin agus co'-fhurtachd Minishteiribh, co'-maith 's air Parantaibh fein: O eisdibh r' an comhairlibh, agus ni h ann do bhriatharaibh an aibhseir, seachnaibh cuiddeachd gach cloinne bhi's ag curr re breagaibh, re mionnacha, agus olc; agus gabhaibh tlachd ann a cuiddeachd na h aittim shin ann a bheill miann a bhi diadhaigh. Tugaibh an airre gun cliuch air chartaibh, no dishneibh, agus an leithide shin do chliuchaibh cealgach gu h araid, guidhim oirbh cuimhnibh la na sàboide choimhid naomha; tugaibh an airre do air smuaintibh, air briatharaibh, agus air gniomharaibh, agus feithibh gu curamach air searmonaibh air an la sho; agus bithibh ullamh cuntas a thoirt do air Parantaibh huin' na h oich air an ni chuala sibh feadh an la, agus freagra thoirt air na Ceistean ata ann a leabhar nan Ceist. O! tugaibh urram agus umhlachd do air Parantaibh, agus cuimhnibh creud a deir *Solamh* an duine glic, *Gna'-fhoc.* xxiij. 22. *Toir eisdeachd do t athair ghein thu, agus na dean di'-meass air do mhathair 'nuair a bhi's i aosta. Ni mac glic athair aobhach.* 'Seigin do air Parantaibh cuntas a thoirt do Dhia air ar-fan; ach cuimhnibh mu'n toir sibhs' umhlachd do an iartaish-san, bithigh air fuill air ar ceann fein, agus bithigh iad-san saor uaithe. Na saolaibh gu caomhain ceartas sibh, chean sibh òg, ma gheibh e sibh ag caitheamh air beath' a seugmhais Chriost, agus a seugmhais urnuighe; agus ann a peacadh: cho chaomhain, cho chaomhain, feadaidh sibh uaighibh dar tomhas fein, agus claigginn dar meaḋ fein fhaicsin ann san chlagh, agus loisgidh teinne ifrionn iurain-ghlas, co-maith re sein

stobbain.

ſtobbain. O ma-ſeadh, mu bu mhaith leibh a bhi air nar teaſſairginn, O ifrionn; agus a bhi ſonna gu ſiorruidhe, teichibh o'n Diabhol, agus o'n pheacadh, dh'ionſuidhe air Tighearna Joſa Crioſt bhur Slanai'-fhear, a deir mu chloinn òga, fuilnibh dhoibh teachd dom ionſuidhs', oir 'ſann le'n leithidſan ata rioghachd Dhe air na deanadh ſuas: Agus 'n uair a theichis ſibh dh'ionſuidhe Chrioſt, feach gu buannuigh ſibh maille riſs, leantain air feadh air ſaoghail, gun doll a choiche air aiſh chum a pheacaidh. Grioſaibh air a Spiorad a thoirt dhibh dar treorachagh, agus a chuiddeacha leibh dearcadh ſuas, agus *Abba Athair* a ghlaoch a mach. 'Se Spiorad De amhain is fearr a dh'fheadas ſeoladh thoirt dhibh ciod e mar ni ſibh urnuighe, O nach tigeadh e chum air croidheachaibh; oir 'n uair a thig eiſin, cho bhi ach beagan feim air foirm urnuighe ni's faidde.

Cuidd



*Cuidd do CHEISTIBH aith-ghearr agus Aisheach iomchuidh a theagasg Chloinne Oga, agus aittim eille, mu'n bi iad commasach leabhar aith-ghear nan Ceist shaotain air mheoghair agus a thuigsin.*

---

Ceist. CO *rinn thu?*
*Freagar.* Rinn Dia.
C. *Co e an neach ata ga doshaoradh?*
F. Tha Criost.
C. *Co e an neach ata ga do naombacha?*
F. Tha an Spiorad-naomh.
C. *Cia dheth d'an d'rinneadh thu?*
F. Do dhuslach na talmhain.
C. *Ciod e ata shin ga theagasg dhuit?*
F. Bhi irisheal agus cuimhneach air an bhàs.
C. *C'a uime an d' rinneadh thu?*
F. Dheanadh seirbhis do Dhia.
C. *Ciod e an modh air an coir dhuit seirbhis a dheanadh do Dhia?*
F. Le umhlachd thoirt da aitheantaibh, earbsa dheanadh ass, le leabhagh, eisdachd, urnuighe, agus moladh, &c.
C. *Creud e an ni araid bu choir dhuit a chuimhneacha, ann laethibh h òige?*
F. Mo Cruthai'-fhear, agus m'fhear-saoruigh.
C. *C'aite ann bheill t aird-shonnas ag coi'-sheassamh?*
F. Ann an Dia mhealtuin.
C. *Ciod e ata Dia gu h araid ag iarruidh ort?*
F. Creidsin ann, agus umhlacha dho.

C. *Creud*

C. *Creud i riaghail do chreiddigh, agus t umhlachd?*

F. Na Scrioptuiribh naomha.

C. *C'aite bheill iad air na curr fios?*

F. Ann san t fein-tiomna agus ann san tiomna-nuadh.

C. *Cia mar Thoiseachas, agus mar chriochnachas an sein tiomna?*

F. Ata e ga Toiseachagh le leabhar-nan-Geinilibh, agus ag criochnachagh le Malachi.

C. *Cia mar Thoiseachas agus mar chriochnachas an tiomna-nuadh?*

F. Ata e ag Toiseachagh le Mattha, agus ag criochnachagh le leabhar-an-Fhoilsichigh.

C. *Nach e an Biobla leabhar is fearr air a n t shaoghal gu h uiligh?*

F. 'Se gu beachduigh.

C. *Cia mar shin?*

F. Do bhri' gur h e Dia is Ughdar dho, agus gu bheill a bhriathara air nan deachdagh leish.

C. *Nach bu choir dhuits' a bhi dicheallach dh'-fhoghlum a leabhagh agus a thuigsin?*

F. Bu choir dhomh.

C. *Creud e Dia?*

F. Is Spiorad e.

C. *Creud e Spiorad?*

F. Bith neimh-fhaicsinneach nach bheill air na dheanadh suas dh'fhuill, agus dh'fheoil, mar ata sinne.

C. *An bheill Spioruid sa bith eille ann ach Dia?*

F. Tha.

C. *Creud iad?*

F. Ainglibh, agus anamibh dhaoine.

C. *Creud e an t eidir-dhealiacha ata eidir iad-san agus Dia?*

F. Ni bheill ann an ainglibh, agus ann anamaibh dhaoine,

dhaoine, ach Spioruid chruthaicht', chriochnaicht' ach ata Dia na Spiorad neimh-chruthaicht' neimh-chriochnaicht'.

C. *An roibh toiseach sa bith ag Dia?*

F. Cha roibh.

C. *Am bi deirreagh sa bith air?*

F. Cha bhi.

C. *An bheill e ann o bhith-bhuantachd, gu bith-bhuantachd?*

F. Tha.

C. *An roibh toiseach ag ainglibh, agus ag anamaibh dhaoine?*

F. Bha.

C. *Co thug shin dhoibh?*

F. Thug Dia.

C. *Nach bheill Dia ni's ro-ghlor-mhoire na 's commasaich sinne bhreathnacha?*

F. Tha.

C. *C'a mhead Dia ata ann?*

F. Ni bheill ach aon amhain.

C. *Ca' mhead pearsa 'ta san diadhachd?*

F. Tri pearsa.

C. *Creud iad?*

F. An Tathair, an Mac, agus an Spiorad-naomh.

C. *Nach ionnan natur do'n triur shin?*

F. 'S ionnan.

C. *An roibh toiseach ag an t shaoghal?*

F. Bha.

C. *Co rinn e?*

F. Rinn Dia.

C. *Co dheth an d'rinn se e?*

F. Do neimh-ni.

C. *Co leish an d'rinn se e?*

F. Le focall a chumhachd.

C. *C'a fhad an uin' ann drinn se e?*

F. Ann an uin se laethibh.

C. *Ciod*

C. *Ciod e an staidd ann an d'rinn se na h uille nithe?*

F. Rinn se na h uille nithe ro-mhaith.

C. *Co do na laethibh air an d'rinneadh an duine?*

F. Air an t seiseadh la.

C. *Ciod e rinn Dia air an t seachdadh la?*

F. Ghabh e foish o na uille obbair, agus naomhaich se e, chum a bhi na shàboide dho-fein.

C. *Co e an chead fhear, agus an chead bhean, a bha air an t shaoghal?*

F. Adhamh, agus Eubha.

C. *Creud i an staidd ann do chruthachagh iad?*

F. Ann an staidd naomha agus shonna.

C. *An roibh iad saor O gach uille pheacadh, agus truaighe?*

F. Bha.

C. *An do mhairr iad ann san staid sho?*

F. Cha do mhairr.

C. *Cia mar thuit iad uaithe?*

F. Le brisheadh cumhnant re Dia.

C. *C'a mhead cumhnant a rinn Dia riss an duine?*

F. Da chumhnant.

C. *Creud iad?*

F. Cumhnant nan oibridh, agus cumhnant nan gras.

C. *Co riss an d'rinn Dia cumhnant nan oibridh?*

F. Re air cead sinsiribh Adhamh, agus Eubha.

C. *'Nann nan ainm fein amhain a rinneadh e?*

F. Ni h ann amhain nan ainm fein, ach ann an ainm an sliochd gu h iomlan.

C. *Co riss an d'rinn Dia cumhnant nan gras?*

F. Riss na daoine taght' ann an Criost, no re Criost ann an ainm nan daoine taght'.

C. *Co iad na daoine taght?*

F. An dream shin a roighnich Dia O shiorruidheachd,

heachd, agus a thug e do Chrioſt, chum an ſaoragh O fheirg.

C. *Creud iad na briathara, no an ceangal, a bha ann a cumhnant nan oibridh?*

F. Dean ſho agus mairr beo.

C. *Creud iad briathara, no ceangal chumhnant nan gras?*

F. Creidd ann ſan Tighearna Joſa Crioſt, agus bithigh thu air do ſhàbhalacha.

C. *C'a uime ghoirrear cumhnant nan oibridh do'n chead chumhnant?*

F. Do bhri gur b' oibridh, no umhlachd a bu cheangal ann.

C. *Ciod e an ghne umhlachd a bha air na iarruidh ann?*

C. Umhlachd iomlan.

C. *C'a uime an goirrear cumhnant beatha dheth?*

F. Do bhri gur bi bheatha an luigheachd a bha air na ghealladh ar-ſon a choimhid.

C. *Ciod e an ghne bheatha gheall e?*

F. Beatha-aimſireil, ſpioradail, agus ſhiorruidhe:

C. *Ciod e an paineachas a bha air na bhagradh ar-ſon an cumhnant ſho bhriſheadh?*

F. Bha am bàs, oir dubhairt Dia, ann ſan la dh' itheas tu, gheibh thu bàs gu dimhin.

C. *Ciod e an ghne bhàis bha ann?*

F. Bàs-aimſireil, ſpioradail, agus ſiorruidhe.

C. *Creud e an bàs-aimſireil?*

F. Eidir-ſcarrachduin an anama, agus an chuirp r'a cheile.

C. *Creud e an bàs-ſpioradail?*

F. Eidir-ſcarrachduin an anama O Dhia.

C. *Creud e an bàs-ſiorruidhe?*

F. Eidir-ſcarrachduin an anama, agus a chuirp araon O Dhia gu ſiorruidhe.

C. *An do choimhid air cead ſinſiribh cumhnant nan oibridh?*

F. Cha do choimhid.

C. *Cia mar bhriſh iad e?*

F. Le ithe do'n mheas-thoirmiſgt'.

C. *Co thoirmiſg dhoibh ithe?*

F. Thoirmiſg Dia.

C. *Co dhiarr orra ithe?*

F. Dhiarr an Diabhol.

C. *An roibh e na pheaca mor dhoibh ithe?*

F. Bha.

C. *Cia mar ſhin.*

F. Do bhri le na ithe, gu d' tug iad eaſumhlachd do Dhia, pheacaidh iad ann aghaidh an t ſholluis a bu mhò, bh' iad neimh-thaingeil do Dhia, neimh-thoilleach le na ſtaidd fein, agus chreidd iad an Diabhol a raoghain air Dia.

C. *An d' tanic air cead ſinſiribh agus an ſliochd gu h iomlan fuidh phaineachas an chead chumhnant air a ſhon ſho?*

F. Thainic.

C. *An d' fhuair iad bàs an la ſhin fein dh' ithe iad an meas-toirmiſgt'?*

F. Fuair iad bàs-ſpioradail an la ſhin, agus bha iad fuidh bheinn an bhàiſ-aimſireil agus ſhiorruidhe.

C. *Nach do chaill iad ſonnas mor le nan leagadh?*

F. Chaill.

C. *Ciod e chaill iad?*

F. Chaill iad Jomhaigh Dhe agus co'-chommunn re Dia.

C. *Ciod e ata thu ag ciallacha thaoibh Jomhaigh Dhe chaill iad?*

F. An naomhachd, agus an fhior-ghloine ſhin bha air na ſhuigheacha ann na natuiribh thaoibh an chruthaigh d'an goirrear mar an ceadna an chead-fhirinteachd.

C. *Ciod e tha thu ag ciallacha thaoibh an cho'-chommuinn re Dia chaill iad?*

F. An

F. An co'-chaidreadh, agus an co'-chommunn sólasach a bha ag air cead sinsiribh re Dia air thoiseach air an leagadh.

C. *Nach bheill slighe air bith ann leish am bi na beannachaigh mhoir shin air nan aisheag dhuinn arish?*

F. Tha tre Josa Criost.

C. *An bheill thu sa bheinn gach caill agus truaighe a thug* Adhamh *air fein leish an leagadh?*

F. Tha mi.

C. *Ciod e mar dh'fheadas shin a bhith 'n uair nach d'rugadh thu an shin?*

F. Bhri gu do thaisbeanadh mishe le Adhamh ann san chead chumhnant, agus cheangail se e-fein air mo shons', agus ar son a shliochd gu h uillidh.

C. *Creud i an staidd ann a bheill an duine air na bhreith anoish?*

F. Ann staidd peacaidh, agus truaighe.

C. *An d'tug thu peacadh sa bith chum an t shaoghail leat?*

F. Thug.

C. *C'ainm a deir thu riss?*

F. Peaca-gein.

C. *Ciod e shin peaca-gein?*

F. An peacadh ata air na iomachar a nuas chugam le mo pharantaibh O Adhamh.

C. *An bheill thussa araon ciontach, agus sallach leish an pheaca sho?*

F. Tha mi.

C. *An bheill do nadur sallach, agus truailligh leish?*

F. Tha ma-feadh.

C. *Cia mar is fioss dhuit shin?*

F. Do bhri gu moithich mi mo chroidhe thaoibh naduir mall chum an ni 'ta maith, agus ullamh chum an ni'ta olc.

C. *An foghnadh peaca-gein chum do dhamnuighe cad nach biodh peacadh eille iddir ort?*

*F.* Dh'fhoghnadh gu dimhin.

C. *Ciod e an peacadh eille 'ta ort a bharr air peaca-gein?*

*F.* Ata peaca-gniomh orm mar an ceadna.

C. *Creud e shin peaca-gniomh?*

*F.* An peacadh shin ata mi ga dheanadh gach la, ann a smuaintigh, ann a briathar, agus ann a gniomh.

C. *An e an peaca-gein an tobbar o'n bheill gach peaca-gniomh ag sruthagh?*

*F.* 'Se gun amharas.

C. *Nach bheill sinn anoish truailligh, co'-maith agus peacach, a thaoibh an leagaidh?*

*F.* Tha sinn.

C. *Creud iad na truaighibh a thug an leagadh oirn?*

*F.* Tri seoird, aimsireil, spioradail, agus sior-ruidhe.

C. *Creud iad shin na truaighibh-aimsireil?*

*F.* Triobloidibh, agus amh-ghair an chuirp.

C. *Creud iad shin?*

*F.* An leithid sho jodhon, goirt, cogadh, càs, bochduin, maslagh, tinnish, agus guinn a bhàish fa-dheirreagh.

C. *Creud iad na truaigibh-spioradail ata an carr dhuinn a thaoibh an leagaidh?*

*F.* Plaighibh, agus gallaribh, an anama.

C. *Creud iad shin?*

*F.* Iad sho jodhon, easbhuidh Jomhaigh Dhe ag-us co'-chommunn leish, daill-intinn, cruas-croidhe, coguish neimh-mhothachail, laigse-mheo-ghair, agus an leithide shin.

C. *Creud iad na truaighibh siorruidhe ata an carr dhuinn?*

*F.* Piantaibh ifrionn na dheigh sho nach teirric an feast.

C. *An bheill teassairgin sa bith aig an duine ata cailte le brisheadh an lagh?*

*F.* Tha.

C. *An*

C. *An do thoisich Dia air cumhnant eille dheanadh rinn?*

F. Thoisich.

C. *Creud a ghoirrear dheth?*

F. Cumhnant nan gras.

C. *C'a uime ghoirrear shin dheth?*

F. Do bhri gu bheill gach ni 'ta air na gheallagh ann na thiolacagh saor dhuinn O Dhia, agus fòs ann san creiddeamh fein, noch is se an ceangal ata air na iarraidh oirne chum air 'n aonacha re Criost, agus sochair an chumhnant sho.

C. *Nach bheill an cumhnant sho ni's oirdheirce gu mor na chead chumhnant?*

F. Tha gu mor.

C. *An roibh commas eidir-mheadhonair ann san chead chumhnant?*

F. Cha roibh.

C. *An roibh luigheasacha air aithreachas, no geallagh air maitheamhnas peacaidh ann?*

F. Cha roibh.

C. *An bheill cumhnant nan gras ga'n luigheasacha shin?*

F. Tha.

C. *An fead cumhnant nan gras a bhi air na bhrisheadh no air na sgaoileadh le air peacaidh-ne mar bha cumhnant nan oibridh?*

F. Cha 'n fhead.

C. *An bheill sho na àbhar meisnigh dhuinne dholl air ar'n aghaidh ann an peacadh?*

F. Cho 'n bheill iddir, ach fòs chum naomhachd, cha 'n fhead sinn peacachagh chean gu bheill gras saibhir.

C. *C'a uime bheill cumhnant nan gras co'-seasmhach dainginn?*

F. Do bhri gu bheill eidir-mheadhonair, agus urras ann chum freagar air ar-son.

C. *Co dh' ullambuigh an t urras oirdhearc sho dhuinne?*

F. Dh' ullamhuigh Dia.

C. *Ciod e bhrosduigh air chum shin a dheanadh?*

F. Shaor-ghradh fein.

C. *An do thoill an duine ni sa bith air laimh Dhe, ann na staidd chailte?*

F. Cha do thoill ni sa bith, ach feirg ar-son a pheacaidh.

C. *Ciod e mar ata duil agats' maitheambnas fhaotain ann do pheacaidh?*

F. Tre Josa Criost an t urras ar-son peacachaibh chailte.

C. *An toir Dia maitheamhnas ann do pheacaidh dhuit, gun dioladh air bith do a cheartas?*

F. Cho toir e.

C. *An bheill thussa commasach ceartas Dhe dhioladh ar-son do pheacaidh fein?*

F. Cha 'n bheill mi.

C. *An bheill Dia toilleach dioladh a ghabhail O neach eille air do shonsa?*

F. Tha e.

C. *Ach co 'ta commasach, no toilleach an dioladh shin thoirt seachad air ar-son?*

F. Tha Josa Criost araon commasach, agus toilleach.

C. *An roibh neach air bith eille commasach ach eisin amhain?*

F. Cha roibh neach.

C. *Ciod e b' abhar do shin?*

F. Do bhri nach roibh neach sa bith eille ach eisin commasach air feirg neimh-chriochnuigheach iomachar.

C. *Co e Josa Criost sho?*

F. Mac siorruidhe Dhe, agus an dara pearsa do 'n trionoid-ghlor-mhor.

C. *An bheill aittim air bith eille aig Dia da 'n goirrear*

*goirrear a Chlann, a bharr air ar Tighearna Joſa Crioſt?*

F. Tha.

C. *Co iad?*

F. Ainglibh agus Creidmheachibh.

C. *Am bi deirreagh-ſa bith ag ainglibh, agus ag anamaibh dhaoine?*

F. Cho bhi.

C. *Nach bheill eidir-dheallacha mor eidir iad-ſan, agus Crioſt?*

F. Tha ma-ſeadh.

C. *Cia mar àta àinglibh nan clann ag Dia?*

F. Thaoibh cruthachagh neimh-mheadhonach, ann ſan t ſeadh ſho goirrear do dh' Adhamh mac Dhe.

C. *Cia mar ata creidmheachibh nan clann do Dhia?*

F. Tre aith-gheintinn agus uchd-mhacachd.

C. *Cia mar ata Crioſt na mhac do Dhia?*

F. thaoibh geiniligh ſhiorruidhe agus air an àbhar ſhin goirrear dheth aon-mhac.

C. *Ciod e rinn Crioſt ar-ſon peacachaibh chailte?*

F. Ghabh e oſ-laimh a bhi na eidir-meadhonair eidir Dia agus iad-ſan ann cumhnant na ſaoirſhe.

C. *Co iad ata e gan ſaoradh?*

F. Na daoine taght'.

C. *Co uaidh' ata e gan ſaoradh?*

F. O pheacadh, agus O ifrionn.

C. *Cia mar chuirr Crioſt an gniomh an ni ghabh e oſ-laimh?*

F. Ghabh e air natuir-ne air fein, agus dhoirt e fhuill phrioſoil air ar-ſon.

C. *C'a mhead natur ata aig Crioſt?*

F. Da natur.

C. *Creud iad?*

F. Natur Dhia, agus natur dhuine.

C. *C'a uime am b' eigin do air fear-saoruidh a bhi na Dhia agus na dhuine?*

F. Bha e na dhuine chum bàsachagh air ar-son, agus na Dhia chum buaghachagh air an bhàs.

C. *An roibh an da natur shin aige an combnuidhe?*

F. Cha roibh.

C. *Nach roibh e na Dhia O shiorruidhachd?*

F. Bha.

C. *An roibh e na duine O shiorruidhachd?*

F. Cha roibh.

C. *C' uin' dh' fhàs e na dhuine?*

F. Ann an iomlanachd na h aimsir an uair a bha an t slat-rioghoil ag deallacha re Judah.

C. *An mairr e na Dhia, agus na dhuine gu siorruidhe?*

F. Mairridh e.

C. *Cia mar dh' fhàs e na dhuine?*

F. Le fior-chorp, agus anam a ghabbail chuige fein.

C. *Co leish an roibh e air na bhreith?*

F. Leish an òighe Muire.

C. *An roibh athair sa bith aig-e air an tallamh?*

F. Cha roibh.

C. *Cia mar ghinneagh e mata?*

F. Le cumhachd an spioruid-naoimh.

C. *C'a uime an roibh e air na gheinmhin air an mhodh sho?*

F. Chum 's gu biodh e saor o'n a pheaca-ghein.

C. *An roibh peacadh, no truailleachd air bith ann-san?*

F. Cha roibh.

C. *C' aite ann an roibh e air na bhreith?*

F. Ann an Bethlehem.

C. *Co an treabh o'n d' tainic e?*

F. O threabh Jhudah.

C. *Co an teaghlach o'n d' tainic e?*

F. O

F. O theaghlach Dhaibhi.

C. *Ciod e an staidd ann roibh Criost air na bhreith?*

F. Ann a staidd isheal.

C. *Ciod e an staidd bh' ann?*

F. Rugadh e le mnaoi bheag-inbheach, ann a stàbàl, agus air na churr na luighe ann a gribbadh.

C. *An do chaith e beath' isheal ann san t shaoghal?*

F. Chaith e.

C. *C'a uime an d' rinn e sho uille?*

F. Rinn air ar-soinne.

C. *An do ghabh e air fein ain-shainneachd sa bith a bhuinneadh d' ar natuir-ne?*

F. ghabh e, an chuidd shin dhibh a bha Coitcheann, agus neimh-lochdach.

C. *Creud iad shin?*

F. An leithid' sho; Jodhon, doilleas, sgios, ocras, iota, coddal, fallash, shuill a dhortadh. &c.

C. *C'a uime 'n do ghabh e iad sho air-fein?*

F. Chum 's gu b'fhearde a dheanadh e comhshullang leinne ann air 'n amh-gharraibh.

C. *Cia uime ghoirrear Josa do air fear-saoruidhne?*

F. Do bhri gu sàbhail e phobul O na peacaidh.

C. *Cia uime ghoirrear Criost do air fear-saoruidh-ne?*

F. Do bhri gu roibh e air na ordocha agus air na chuirr air leath chum òisig Eidir-mheadhonaireachd.

C. *C'a mhead òisig chum an d' ordochadh e?*

F. Chum triur.

C. *Creud iad?*

F. òisig Fàidh, Sagairt agus Riogh.

C. *An bheill feim agats air Eidir-mheadhonair leish na tri òisigibh shin?*

F. Tha

*F.* Tha ma-feadh.

C. *Cia uime am b' eigin dh' òifig Eidir-mheadhonaireachd Chriost a bhi na tri choddaibh?*

*F.* A threagar mo thri truaighibhs'.

C. *Creud iad shin?*

*F.* Iad sho, Jodhon, ain-eolas, ciont, agus daoirse.

C. *Ciod e an feim ata agat air Criost mar Fhàidh?*

*F.* Chum mo theagasg, agus a leigheas m' aineolaish.

C. *Ciod e an feim ata agat air Criost mar Shagairt?*

*F.* A dheanadh siochaint ar-son mo chiont, agus Eidir-ghuidhe re Dia air mo shon.

C. *Ciod e an feim ata agat air Criost mar Riogh?*

*F.* Chum mo shaoradh O dhaoirse, agus mo riaghalacha le na lagh.

C. *Cia mar ata Criost ag leigheas t ain-eolaish?*

*F.* Le na fhocall, agus le na spiorad ga mo theagasg.

C. *Cia mar ata se ag deanadh sioth ar-son air Ciont?*

*F.* Le na bhàs, agus ga thoirt fein suas na Jobairt aír ar-fon air an Chroish.

C. *Cia mar ata se ga'r saoradh O dhaoirse?*

*F.* Le na cumhachd fein ag tabhairt obbair na h aith-ghinneamhuinn, agus na naomhachd, air a h aghaidh ann'ine.

C. *Ciod e an bàs fuair Criost air ar-son?*

*F.* Bàs na Croishe.

C. *Ciod e an ghne bhàis a bha ann a shin?*

*F.* Bàs malluicht' nàireach, agus dòrainneach.

C. *Ciod e an chrioch mu'n dh'fhuair e bàs?*

*F.* Chum a bhi na Jobairt bheannaicht' a dhioladh.

ladh ceartaish ar-son peacaidh, agus chum sinne reitheacha re Dia.

C. *Creud i an Jobairt a thug Criost air ar-son?*

F. Thug se e-fein.

C. *Cia achd thug e suas anam na chorp?*

F. Thug se suas iad araon air ar-son.

C. *An d'fhuilling e amhain piantaibh a bhàish air ar-son?*

F. Dh' fhuilling e piantaibh ifrionn mar an ceadn'.

C. *An d' fhuilling e ann na chorp amhain air ar-son?*

F. Dh' fhuilling e ann na anam mar an ceadn'.

C. *An d' fhuilling e feirg dhaoine agus dhiabhlaibh amhain air ar-son?*

F. Dh' fuilling e feirg Dhe mar an ceadn'.

C. *C' aite ann an d'rinn e sho gu sonraicht'?*

F. Ann san gharadh, agus air an Chroish.

C. *Cia mar ata fioss agat gu d' fhuilling e ann na anam?*

F. Leish an fhallash-fholla, agus leish na briathara labhair e ann 's na trathaibh shin.

C. *An roibh ceartas Dhe lan-dhiolte leish na dh' fhuilling Criost ar son a mhuintir-fein?*

F. Bha ma-seadh.

C. *An iarr Dia tuillidh diolaidh orra-san?*

F. Cho 'n iarr.

C. *Cia mar ata fiosss agats' air a shin.*

F. Do bhri' gu dubhairt Criost air an Chroish, ata se air na chriochnacha, agus thiommuinn e suas a spiorad, agus na dheigh shin bha e air na dhusgadh o'n uaigh.

C. *Ciod e bu doll do Chriost an deigh a bhàis?*

F. Bha chorp air na adhlacadh ann san uaigh, agus chaidh anam gu Phàraish.

C. *An*

C. *An do mhairr an aonachd eidir da natur Chriost seadh fòs ca do fuair e bàs?*

F. Mhairr ma-seadh.

C. *An do mhairr e fadda ann an staidd na marbh?*

F. Cha do mhairr.

C. *C' uine dh' eirigh e o'n uaigh?*

F. Air an treas la an deigh a bhàis.

C. *Co an la do'n t sheachd-uin' bh'ann 'n uair a dh' eirigh e?*

F. An chead la do'n t sheachd-uin', agus O shin a leath goirrear la an Tighearna dheth.

C. *An roibh an t shàboide san am shin air na h atharacha o'n t sheachda la, gus an chead la do'n t sheachd-uin'?*

F. Bha gun amharas.

C. *C'a uime an d' rinneadh an t atharacha sho?*

F. Mar onoir do air fear saoruidh-ne an coinne 's gu cumadhmaid suas gu buan cuimhne air aish-eirigh ghlor-mhor-san agus a bhuaigh thar gach namhad ata aige-san agus againne.

C. *Co iad na naimhdibh shin?*

F. An diabhol, an saoghal, an peacadh, an bàs, agus ifrionn.

C. *An facadh Criost truailleachd ann san uaigh?*

F. Cho 'n shaca.

C. *Cia mar thachair shin?*

F. Do bhri gu roibh e gun pheacadh.

C. *Co an cumhachd leish an d' eirigh e?*

F. Le cumhachd a dhiadhachd fein.

C. *C'a uime an d' eirigh e?*

F. A thaisbeannadh gu roibh ceartas lan-diolte, agus gu roibh a naimhdibh uille ceansaichte.

C. *C'a fhad a dh' fhan Criost air an tallamh an deish dho eirigh?*

F. Da-fhichid la.

C. *Cia mar chaith e an uin' shin?*

F. A

*F.* A lan-bheachdacha dheisciopla, agus gan teagasg ann a nithibh bhuinneas do Rioghachd-Dhe.

C. *Ciod e rinn e na dheigh shin?*

*F.* Chaidh e suas air neamh.

C. *C' aite an bheill e na shuidhe?*

*F.* Air deas-laimh Dhe.

C. *Ciod e ata e ga dheanadh?*

*F.* A deanadh eidir-ghuidhe air ar-soinne.

C. *An tig e an feast chum an t shaoghails' arish?*

*F.* Thig.

C. *C' uine?*

*F.* ag an la dheirreannach.

C. *An bheill fiofs aig neach air bith c' uin' bhi's an la shin ann?*

*F.* Cho 'n bheill.

C. *C'a uime an bheill Dia ag conbhail an la shin an follach uain ne?*

*F.* Chum 's gu deanadhmaid fairre gach la, agus a bhi do ghna air ar fai'cill.

C. *Ciod e an modh air an tig Criost arish?*

*F.* Air mhodh ro-ghlor-mhor, le na ainglibh ag feitheamh air.

C. *Ciod e an chrioch mu'n tig e?*

*F.* A thabhairt breith air an t shaoghal.

C. *Co iad air an toir e breith ann san la shin?*

*F.* Araon air bheo, agus air mhairbh, agus air gach uille neach, a bha, ata, no bhithis air an t shaoghal.

C. *Am bi gach neach ata marbh ann shin air nan dusgadh O na'n uaighibh?*

*F.* Bithigh gun amharas.

C. *Ciod e na Cuirp-leish an eirigh iad?*

*F.* Leish na Cuirp cheadn' shin a bha aca roimhe thaoibh briogh, ach le atharacha buaighibh.

C. *Cia mar dhuisgir na mairbh?*

*F.* Le

*F.* Le treun-ghuth an aird-aingil, agus le fuaim na troimpeit dheirreannaidh.

C. *Nach bi eidir-dheallach mor eidir aish-eirigh nan fireanneacha, agus nan aingidh?*

*F.* Bithigh ma-feadh.

C. *Ciod e an t eidir-dheallacha bhi's ann?*

*F.* Eirichidh na fireannaich le gloir, agus buaigh, ach na h aingidh le ball-chrith agus uamhann.

C. *An eigin dhoibh uille teachd ann lathair Cathair-breitheamhnaish Chriost?*

*F.* 'S egin gu dimhin.

C. *Co bheirr ann iad?*

*F.* Bheirr na h aingil.

C. *Co iad a chuirreas am breitheamh air a laimh-dheish?*

*F.* Cuirridh na fireannaibh.

C. *Ciod e an bheinn a theid orra-san?*

*F.* Thigibhs' a dhaoine beannuicht' m' athair-sa shealbhachaibh an Rioghachd bha air na h ullamhacha dh'ibh mu'n do leagadh bunnachar an domhain.

C. *Co chuirreas am breitheamh air a laimh-chli?*

*F.* Cuirridh na h aingidh.

C. *Ciod e an bheinn a theid orra-san?*

*F.* Imichibh uams' sibhs' aittim mhallaicht' gu teinnidh-shiorruidhe air na h ullamhacha do 'n Diabhol, agus do a chuidd ainglibh.

C. *Co iad an dream do 'n goirrear na fireannaibh ann san la shin?*

*F.* An dream shin amhain ata air nan sgeud-dacha le firinteachd Chrioft.

C. *Nach fead neach sa bith seassadh le na fhirin-teachd fein ann san la shin?*

*F.* Cho'n fhead iddir.

C. *C'a uime shin?*

*F.* Do bhri gu bheill air firinteachd fein mar bhronnaga-sallach an a lathair Dhe.

C. Ciod

C. *Ciod e ata thu ag ciallacha le firinteachd Chrioſt?*

F. Umhlachd-ſan araon ann 'ſna rinn, agus na dh'fhuilling ſe.

C. *Creud i umhlachd ghniomh Chrioſt?*

F. A bheatha naomha leiſh an do choi'lion ſe an lagh gu hiomlan, ag deanadh nan dleaſdanaiſh a bha e ag iarruidh air ar-ſoinne.

C. *Creud i umhlachd-fhullaingiſh Chrioſt?*

F. Gu d'fhuilling e gach peannas, agus dioghaltas a bhuinneadh dhuinne thaoibh briſheadh an lagh.

C. *Ciod e mar ata firinteachd Dhe air na deanadh ſeachad dhuinne?*

F. Le a meaſs dhuinn air taoibh Dhe, agus le Creiddeamn air ar taoibh-fein.

C. *C'uine ata Dia ag meaſs dhuinne fhirinteachd fein?*

F. An uair a ghreimmiſh ſinn uirre le Creiddeamh chum air firinneachadh.

C. *An bheill neach air bith air na fhirinneachadh ann a lathair Dhe le Creiddeamh, a ſeugmhaiſh oibridh?*

F. Cho'n bheill a h aon amhain.

C. *Cia acht ata ſinn air nar firinneachadh le Creiddeamh no le oibridh?*

F. Le Creiddeamh amhain.

C. *An bheill eiſeachd ſa bith ann ſan Chreiddeamh, mar ata e na ghras ann-ine chum air firinneacha ann a lathair Dhe?*

F. Cho'n bheill Eiſeachd ſa bith.

C. *Cia mar dh' fhirinneachas Creiddeamh ſinn no mar ni e ſinn Co'-throm ann a lathair Dhe?*

F. Amhain mar ata e na mheadhon, no mar laimh chum greimmeacha air firinteachd Chrioſt.

C. *An i firinteachd Chrioſt amhain uime ſein mathair-abhair air firinneachaidh?*

F. 'Si amhain.

*C. An e an Creiddeamh meadhon-àbhair air firinneachaidh?*

*F.* 'Se gun Cheist.

C. *Cia uime nach fead firinteachd air bith .ille, ach firinteachd Chriost, air firinneachadh ann a lathair Dhe?*

*F.* Do bhri gu bheill fhirinteachd-san gu neimhchriochnoil iomlan, agus ag toirt dioladh iomlan do dh'agartaish ceartaish.

C. *An fead duil a bhi ag neach air bith a bhi air na Shàbbaladh le firinteachd Chriost, ata an Combnuidhe ag buannacha ann na pheacaidh?*

*F.* Cho'n fhead air mhodh air bith.

C. *An bheill firinneacha, agus naomacha neimhscairrail?*

*F.* Tha gu beachduigh.

C. *An fead sinn a bhi air nar firinneachadh le Criost, gun caochladh a bhi air na dheanadh oirn?*

*F.* Cho'n fhead.

C. *Ciod e an caochladh 'feigin a bhi air na dheanad oirn?*

*F.* Caochladh ro-mhor, 'feigin an fein-natur a thoirt assain, agus croidhe nuadh a bhi air na thoirt dhuinn.

C. *Creud i oifig an Spioraid-naoimh ann a cuisibh Slaint' an duine?*

*F.* An t shaoirse, agus na sochair a choissin Criost a chomh-churr riss na daoine taght.

C. *Ciod e mar ni e shin?*

*F.* Le Creiddeamh oibreachadh ann san chroidhe, agus ag toirt obbair na hath-ghinneamhuinn, agus na naomhachd, air a haghaidh ann san duine gu hiomlan.

C. *Cia iad na meadhonaibh o'n leith a muigh, ata se gu coitcheann a gnathacha thoiseacha na hoibre sho?*

*F.* Slat, agus focall Dhe.

C. *Creud*

C. *Creud e an chead cheim do dh'obbair an Spioraid air an duine an t am a bhi's se ga iompocha?*

F. Geur-mhothacha.

C. *Ciod e air an toir e mothacha dho?*

F. Araon air a pheacaidh, agus air a thruaighe.

C. *Creud e an dara ceim do dh'obbair an Spioraid ann an am jompochaidh?*

F. Bheirr e sealladh do'n anam air Crioſt.

C. *Creud e an treas ceim?*

F. Ata e ag tarraing a mach a chroidhe chum ſlighibh na naomhachd a dhlu-ghabhail chuige.

C. *Ciod e an modh air an taiſbein neach ata air na ath-nuadhacha, gu bheill ſior-chaochladh air na dheanadh air?*

F. Le fior-ghradh do Dhia, agus le umhlachd do aitheantaibh-ſan.

C. *Ciod e mar bu chòir dhuit Dia ghradhacha?*

F. Le m'uille chroidhe, agus anam agus oſcionn gach ni air an tſhaoghal.

C. *Ciod e mar bu chòir dhuit umhlachd a thoirt do dh'aitheantaibh Dhe?*

F. Gu treimh-dhireach, gu buan, agus gu hiomlan.

C. *C'a mhead aithne ata ann?*

F. Deich aitheantaibh.

C. *Ciod e mar ata iad roint?*

F. Ann an da Chlàr.

C. *C'a mhead ata ann ſan chead Chlàr?*

F. Ceathair aitheantaibh.

C. *C'a mhead ata ann ſan dara Clàr?*

F. Se aitheantaibh.

C. *Ciod e ata air na churr ſios ann ſan chead Chlàr?*

F. Air dleaſdanas do Dhia.

C. *Ciod e ata air na churr ſios ann ſan dara Clàr?*

F. Air dleaſdanas do dhuine.

C. *Ciod e mar a bha na deich aitheantaibh air nan ſgriobhadh air tus?*

*F.* Bha iad air nan sgriobhadh le meur Dhe air da chlàr chloiche.

C. *Co e an neach do'n d'tug Dia iad air tus?*

*F.* Do Mhaoish.

C. *C'aite an d'tug e seachad iad?*

*F.* Air Sliabh-Shinai.

C. *An bheill thu dh'urrain an ath-seulachd?*

*F.* Tha mi.

C. *Nach bu chòir dhuit a bhi an geall air an tuigsin mar an ceadn'?*

*F.* Bu chòir dhomh.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg Jodhail-adhraidh no adhradh a thoirt do Dhianann breige?*

*F.* An chead aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg saobh-Chrabhadh no adhradh do Dia air mhodh neimh-riaghailteach sa bith?*

*F.* An dara haithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg mionnan, no mi'-naomhacha sa bith air ainm Dhe?*

*F.* An treas aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag curr a dh'fhiacha ort la na sàboide a choimhid?*

*F.* An ceathreamh aithne.

C. *Ciod e mar bu chòir dhuit la na sàboide do choimhid?*

*F.* Le bhi ag adhradh Dhe araon gu diamhair, agus gu follaish air an la shin, gun a bhi ag smuainteacha air mo bhreathnachaidh fein, no labhairt mo bhriathara fein, no ag deanadh m'oibre fein air an la shin.

C. *Creud i an aithne ata ag curr a dh'fhiacha ort umhlacha do d'pharantaibh?*

*F.* An cuigeadh aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg dhuit striobh, no dochann a dheanadh air do Choimhearsnach?*

*F.* An

*F.* An seiseadh aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg neimh-ghloine?*

*F.* An seachdamh aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg Gadduigh-eachd?*

*F.* An tochadh aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg breagan?*

*F.* An naoidhamh aithne.

C. *Creud i an aithne ata ag toirmisg sant.*

*F.* An deicheamh aithne.

C. *Creud is suim do na deich aitheantaibh?*

*F.* Dia, agus mo Choimhearsnach a ghradhacha.

C. *Am bu chòir dhuits' na haitheantaibh sho choimhid gu hiomlan?*

*F.* Bu chòir dhomh.

C. *An bheill thu Commasach air shin a dheanadh?*

*F.* Cho'n bheill mi.

C. *An bheill thu ga'n brisheadh gu laitheil?*

*F.* Tha mi gu amharas.

C. *Ciod e mar ata thu ga dheanadh shin?*

*F.* Ann a smuaintigh, ann a briathar, agus ann a gniomh.

C. *An roibh neach sa bith ann a riamh a bha commasach air na haitheantaibh sho choimhid gu hiomlan?*

*F.* Bha.

C. *Co e?*

*F.* Adhamh mu'n do thuit e.

C. *An roibh neach sa bith ann O thuittim an duine bha commasach an coimhid gu hiomlan?*

*F.* Cho roibh neach, ach Josa Criost.

C. *An roibh ann-san ach duine amhain?*

*F.* Bha tuille ann.

C. *Ciod eille bha ann?*

*F.* Bha Dia agus duine araon ann an aon phearsa.

C. *Ciod e ata thussa ga thoiltin ar-son brisheadh gach aithne dhiu shin?*

F. Feirg Dhe araon ann san tshaoghals', agus ann san tshaoghal ata chum teachd.

C. *Co e an neach shin da thrid ata duil agats' an fheirgs' a sheachna?*

F. Trid Josa Criost an neach shin a choi'lion an lagh, agus a dhiol ceartas air mo shon.

C. *An fead gach uille neach còir agradh dho-fein air na rinn, agus na dh'fhuilling Criost?*

F. Cho'n fhead.

C. *Co iad a dh'fheadas shin a dheanadh le barrantas?*

F. Gach uille fior-chreidmheach, agus gach neach a ni aithreachas treimh-dhireach.

C. *Co iad na fior-chreidmhigh?*

F. An dream shin a theich a dh'ionsuidhe Josa Criost, agus a dhlu-ghabh chuca e le fior-chreiddeamh.

C. *Ciod e an ni shin fior-chreiddeamh?*

F. Lamh an anama ghabhas greim air Criost, agus a shocrachas air, mar an slanai-fhear mor, agus an fuasgladh ata Dia ga thairgs' dhuinne.

C. *Creud i an chrioch mu'n bheill e air na thairgs'?*

F. Chum beatha agus slainte.

C. *C'aite ann a bheill e air na thairgse dhuinn?*

F. Ann san tshoisgeul.

C. *Ciod e na Cumhnantaibh air an bheill e air na thairgs'?*

F. Gu saor, agus gu h iomlan ann na uille oifigibh, mar Fhaidh, mar shagairt, agus mar Riogh.

C. *Co iad an aittim shin ata na fior-luchd aithrigh?*

F. An aittim shin a phill re Dia ann an Criost, le aithreachas fior, agus neimh-chealgach.

C. *Ciod e an t aithreachas e shin?*

F. Bròn-croidheil ar-son air peacaidh, le iompocha uaithe gu huille chum Josa Criost, agus chum slighibh na naomhachd.

C. *Nach*

C. *Nach bheill slighe air bith eille ann chum ifrionn a sheachna, ach trid Creiddeamh, agus aithreachas?*

F. Cho'n bheill.

C. *An fead thussa creidsin, agus aithreachas a dheanadh uait-fein?*

F. Cho'n fhead mi.

C. *Cia mar is fiosf dhuit shin?*

F. Ata focall Dhe ga infeadh dhomh, agus os-barr ata mi mothacha mo chroidhe fein thaoibh natuir marbh, agus cruaidh mar chloich.

C. *Ciod é an ni ata Commasach air an anam mharbh a bheothacha, agus air an chroidhe chruaidh a brisheadh?*

F. Cho'n bheill ni fa bith, ach neart uille-chumhachdach Dhe, agus a ghras-faor.

C. *Nach bu chòir dhuits' do ghna suil a bhi agat risf an chumhachd shin, agus a bhi guidhe air a shon?*

F. Bu chòir dhomh.

C. *Nach bheill thu na do choigreach do Dhia, agus fadd O laimh uaidhe thaoibh natuir?*

F. Tha mi.

C. *Ciod e mar ata thu air do thoirt an fogasg dho?*

F. Trid fuill Chriost.

C. *Creud iad na meadhonaibh cummanta leish an bheill thu faghail eolaish air Criost, agus Co'-chommunn leish?*

F. An focall, facramaint, agus urnuighe.

C. *Cia mar is còir dhuit an focall a leabhagh, agus eisteachd?*

F. Le Creiddeamh, gradh, agus furachras.

C. *Creud i an tsacramaint?*

F. Is comhara-faicsinneach i chum Criost a thaisbeannadh, agus a chomh-churr rinne le na uille shochairibh.

C. *Ca mhead sacramaint ata ann?*

F. Da shacramaint.

C. *Creud*

C. *Creud iad sacramaint an t sein-tiomnuidh?*

F. An timcheall-ghearradh, agus an t uan-càsg.

C. *An bheill iad anoish air nan cur air cul?*

F. Tha iad.

C. *Creud iad sacramaint an tiomnuidh-nuaidh?*

F. An Baisteadh, agus Suippeir an Tighearna.

C. *Co dh'orduigh iad shin?*

F. Josa Criost aon Cheannaird na h eaglaish.

C. *Ciod e an chrioch mu'n d'orduigh e na sacramaintibh sho?*

F. A bhi na seulaibh air cumhnant nan gras, agus chum a phobull fein a lan-bheachdacha ann nan Creiddeamh.

C. *C'a fhad a bhi's iad air mairrean?*

F. Gus an d'tig Criost arish.

C. *Creud e an t Elemeint, no an combara ata air na ghnathacha ann san bhaiste?*

F. Uisge air na chrathadh air an chorp.

C. *Ciod e ata air na chiallacha leish a shin?*

F. Fuill Chriost a ghlanas ass peaca, agus ciont an anama.

C. *Co an t ainm ann do bhaisteagh thu?*

F. Ann an aiom an Athair, an Mhic, agus an Spioraid-naoimh.

C. *Ciod e na bòide ata ort leish a shin?*

F. Creidsin, aidmheacha, agus umhlacha do'n Trionoid-naomha, agus diultadh do'n Diabhol, do'n t shaoghal, agus do'n fheoil.

C. *Creud iad na h Elemeintibh o'n leith a muigh ata ann a Suippeir an Tighearna?*

F. Arran, agus fion.

C. *C'uin' a dh'orduigh Criost an t sacramaint sho?*

F. Ann san oich shin fein ann do bhrathagh e.

C. *Ciod e an chrioch mu'n d'orduigh se e?*

F. A chonbhail air mairrean cuimhne bhàish-fein, agus shullaingish a measg a phobuill gu deirreagh an t shaoghail.

C. *An*

C. *An bheill eidir-dheallacha sa bith eidir an Baisteagh agus Suippeir an Tighearna?*

F. Tha.

C. *Nach bheill iad ag taisbeannadh ag seulacha, agus ag comh churr na nithe ceadna?*

F. Tha gun amharas.

C. *C'aite ann a bheill an t eidir-dheallacha ma-ta?*

F. Ata aon dhibh chum toiseacha, 'ta aon eille chum beathachaigh, 'se am Baisteagh an dorrus air an eigin do chloinn Dhe doll a steach, is i Suppeir an Tighearna am bord ag an eigin dhoibh a bhi air am beathacha.

C. *An bheill am Baisteagh re bhi air na riaghala arish?*

F. Cho'n bheill.

C. *An bheill Suippeir an Tighearna re bhi air na gabhail gu minic?*

F. Tha.

C. *Cia mar bhi's tu commasach bòide do bhaistigh a choi'-liona?*

F. 'Seigin dhomh a bhi guidhe air Dia gach la mo neartacha, oir cho'n bheill neart agam-fein.

C. *C'a mhead cuidd ata ann an urnuighe?*

F. Triur.

C. *Creud iad?*

F. Admheil, Jartas, agus Buidheachas.

C. *Co riss amhain an còir dhuinn urnuighe dheanadh?*

F. Amhain re Dia.

C. *Co an t ainm ann a còir dhuit t ath-chuingibh a dheanadh?*

F. Ann an ainm Chriost.

C. *Ciod e an modh air an còir dhuit t ath-chuingibh a dheanadh?*

F. Air mhodh irisheal, le creiddeamh, agus le duthrachd.

C. *Ciod*

C. *Ciod e na nithe is còir dhuit iarruidh ann a t urnuighe?*

F. Amhain nithe do reir toill Dhe.

C. *An d'tug Dia riaghail-sdiuraigh sa bith dhuit chum urnuighe a dheanadh?*

F. Thug.

C. *Creud i an riaghail?*

F. Na Scrioptuiribh naomha gu h uille, ach gu sonraicht' urnuighe an Tighearna.

C. *An urrain thu urnuighe an Tighearna radh air mheoghair?*

F. 'S urrain.

C. *C'a mhead cuidd ata ann an urnuighe an Tighearna?*

F. Triur.

C. *Creud iad?*

F. Reimh-radh, se Jartaish, agus cho'-dhunadh.

C. *C'a mhead do na h iartaish shin ata ar-son nithe-aimsireil?*

F. Cho'n bheill ach aon amhain.

C. *Co dhibh e?*

F. An ceathramh, jodhon toir dhuinn an diugh air 'n arran-laitheil.

C. *Cia uime nach bheill ach aon iartas ar-son tiolaicigh aimsireil?*

F. Chum sinne theagasg a bhi ni's dicheallaich ag iarruidh beannuichigh-spioradail, no bhi's sinn ag iarruidh nithe maith na beatha sho.

C. *Ciod e na nithe shin a bu chòir dhuinn a bhi gu ro-dhicheallach ga'n sirreadh ann air 'n urnuighe?*

F. Ar-son trocair chum maitheamhnas fhaotain ann air pheacaidh, agus gras a chuiddeacha leinn ann an am air feim, agus gu sonraicht' chum a bhi air ar neartacha ann 'n am bàish.

C. *Nach bheill slighe sa bith air a bhàs a sheachna?*

F. Cho'n bheill.

C. *Cia*

C. *Cia uime shin?*

F. Do bhri gu bheill e air na orducha do gach neach bàs fhaghail aon uair amhain.

C. *Nach roibh neach sa bith a riamh air na chonbhail no air na shaoragh on bhàs?*

F. Cho roibh neach, ach Enoch agus Elias.

C. *Ciod e bu doll dhoibh-san?*

F. Bha iad air nan aissig gu neamh gun am bàs a bhlassachd.

C. *Ciod e thug am bàs chum an t shaoghal?*

F. Thug an peacadh.

C. *Creud e an meadhon a bheirr an peacadh ass an t shaoghal?*

F. Tha am bàs.

C. *An bheill na creidmhigh gu h iomlan saor O'n a pheacadh gu h am bàish?*

F. Cho'n bheill.

C. *Creud e gath an bhàish?*

F. Tha an peacadh.

C. *Cho thug an gath ass an bhàs do na creidmhigh?*

F. Thug Crioſt.

C. *An bheill an bàs ma-ta na pheannas dhoibh?*

F. Cho'n bheill iddir.

C. *Nach bheill am bàs na bhuanachd do na creidmhigh?*

F. Tha gun amharas.

C. *Cia mar shin?*

F. Do bhri gu cuirr e deirreagh air an dòlas, ata e na fhuasgladh beannaicht' dhoibh O nan truaighe, agus na thoiseach sonnaish.

C. *Ciod e riss an samhluir bàs na fireannacha ann san scrioptuir?*

F. Re caddal-ciun.

C. *Ciod e riss an samhluir an uaighibh?*

F. Re leabba-thamh.

C. *Cia uaidhe an bheill iad a gabhail tamh?*

F. O

*F.* O bhuairibh an Diabhol, O gheur-leanmhuinn an t shaoghail, agus O chogarsaibh an pheacaidh.

C. *Ciod e an ni h ann sin bhàs do na h aingidh?*

*F.* Ata e na pheannas ar-son a pheacaidh, agus na thoiseach air truaighe shiorruidhe.

C. *Ciod e an ni ata ann sin uaigh do dhuine aingidh?*

*F.* Ata i na priosan a choimhid a chuirp chum breitheamhnas an la-mhoir.

C. *Ciod e is doll do'n anam ag am bàish?*

*F.* Pillidh e dh'ionsuidhe Dhe thug uaidh e chum a bheinn fhaotain.

C. *C'aite ann a cuirr Dia na h aingidh?*

*F.* Cuirridh dh'ifrionn.

C. *Co 'ta an comhnuidh ann a shin?*

*F.* Tha an Diabhol, agus ainglibh.

C. *Ciod e an t ionnad ifrionn?*

*F.* Ionnad na dòrainn' lochan ata losgadh le teinne, agus pronnasc gu siorruidhe.

C. *C'aite an teid na daoine diadhaigh ag am bàish?*

*F.* Theid gu neamh.

C. *Co 'ta an comhnuidhe ann a shin?*

*F.* Tha Dia, agus Crioſt, agus na h ainglibh-naomha.

C. *Ciod e an t ionnad h ann a neamh?*

*F.* Tha ionnad ro-ghlor-mhor far an bheill lan-aoibhnis, agus sòlaish gu siòrruidhe.

C. *Ciod e bhi's na h aingidh ga dheanadh ann an ifrionn?*

*F.* Ata iad ag raibhceach, ag mallacha, agus blaisbheim gu siorruidhe.

C. *Ciod e bhi's na naoimh ga dheanadh air neamh?*

*F.* Bithigh iad ag gabhail iongnadh do Chrioſt, a seinn molaidh, agus a deanadh gairdeachaish gu siorruidhe suthain.

C. *Ciod e an t slighe air an fuigh sinne dhoill chum an ionnaid bheannaicht' shin?*

*F.* 'Seigin

*F.* 'Seigin dhuinn dearcadh air Josa air fear-iuil, eisempleir a bheatha leanmhuinn, agus bun a dheanadh a toilteannas a bhàish-san.



*Cuidd do Cheistibh-eachdaireachd ar son Cloinne ass an Bhiobal.*

C. *CO an chead fhear a bha air an tshaoghal?* *F.* Bha Adhamh.

C. *Co an chead bhean a bha ann?*

*F.* Bha Eubha.

C. *Co dheth an do dhealbhagh Adhamh?*

*F.* Do dh'uir na talmhain.

C. *Co dheth an d'rinneadh an bhean?*

*F.* Do dh'aisne a taobh Adhamh.

C. *C'aite ann do chuirr Dia iad 'n uair a chruthachagh iad?*

*F.* Ann a Garadh-Eden.

C. *Ciod e an chrioch mu'n do chuirr e ann iad?*

*F.* Chum a choimhid agus a dheassacha.

C. *Co an chead fhear-mort bha air an tshaoghal?*

*F.* Bha Cain.

C. *Co an chead neach a mharbhadh air an tshaoghal?*

*F.* Bha Abel.

C. *Co do chloinn Adhamh a bha na fhreimh ag na fireannaidh?*

*F.* Bha Seth.

C. *Co an duine bu mhò aoish air an tshaogal?*

*F.* Bha Methusaladh.

C. *Cia mar sgriossadh an sein-saoghal?*

*F.* Le dilionn uisg.

C. *C'uin' bha shin?*

*F.* Ma thimchioll se ceud-deug se bliadhan deug agus da fhichid an deigh a chruthachaigh.

C. *Cia uime 'n do sgriossadh an sein-saoghal?*

*F.* Ar-son am peacaidh uamhar ann aghaidh Dhe.

C. *Co bha air nan sàbhalacha o'n leir-sgriosf shin?*

*F.* Cho roibh neach ach Naoi, agus a theaghlach.

C. *Cia mar shàbhalacha eisin?*

*F.* Leish an Airc a rinn se.

C. *C'a shad a bha se deanadh na h Airc?*

*F.* Ceud agus fichid bliadhan.

C. *Cia uime bha se co sadda ga deanadh?*

*F.* Chum rabhadh a thoirt do'n t shaoghal, agus uin a dheanadh aithreachas ar-son am peacaidh.

C. *An roibh e air na ainmeacha na shearmonaidh sirinteachd?*

*F.* Bha ma-seadh.

C. *C'a mhead mac bha ag Naoi?*

*F.* Triur, Shem, Ham, agus Japhet.

C. *Co dhibh a b'fhearr?*

*F.* Bha Shem.

C. *Co dhibh a bu mheassa?*

*F.* Bha Ham.

C. *Co dhibh o'n d'tanic sinne?*

*F.* O Japhet.

C. *Ciod e an chead channoin a bha air an t shaoghal?*

*F.* Bha an Eabhra.

C. *C'uin' a thoisich atharracha nan Cannoin?*

*F.* Ag togbhail Bhabel.

C. *Cia mar sgriossadh Sodom?*

*F.* Le teinne, agus pronnasc O neamh.

C. *An roibh neach ann san bhaille shin air na sàbhalacha uaidhe?*

*F.* Cho roibh neach ach Lot agus a dha 'n inghin.

C. *Ciod e bu doll do mhnaoi Lot?*

*F.* Rinneadh carn-sallain dhith.

C. *Ciod e a b'àbhar do'n pheannas mhor sho?*

*F.* Chean

*F.* Chean i dh'amharc air a haish air Sodom, agus ar-son a gaoil air an t shaoghal.

C. *Co e d'an goirrear athair nan Creidmheach?*

*F.* Do dh'Abraham.

C. *Ciod e an dearbhagh is mò bha air a chreiddeamh?*

*F.* A Mhac Isaac iobairt suas air iartas Dhe.

C. *C'a mhead mac a bha ag Jacob?*

*F.* Bha da-dheug.

C. *Co bu sine dhibh?*

*F.* Reuben.

C. *Co b'òige dhibh?*

*F.* Benjamin.

C. *Co dhibh a reiceadh do'n Eipht?*

*F.* Joseph.

C. *Co reic e?*

*F.* Dheirbh-bhrathraibh fein.

C. *Ca mhead treabh a bh'ann do chloinn Israel?*

*F.* Da threabh dheug.

C. *Co do na threabhaibh shin a raoghnaibh Dia bhi nan Sagairtibh, agus na Minishteribh?*

*F.* Treabh Lebhi.

C. *Co an treabh dhibh o'n d'tanic Criost?*

*F.* O threabh Judah.

C. *Ciod e mar bha na h Israelitigh air na cónbhail fo-chois ann san Eiphte?*

*F.* Rinneadh traillaibh do'n cuirp, agus sgriossadh an leinnibh-mhic ann san abhainn Nilus.

C. *Co chum fo-chois iad?*

*F.* Chum Pharaoh Riogh na h Eiphte.

C. *Ca mhead plaigh a chuirr an Tighearna air an Eiphte air a shon sho?*

*F.* Chuirr deich plaighibh.

C. *Cia mar leir-sgriossadh na h Eightibh fa-dheoigh?*

*F.* Bha iad uille air am bàthagh ann san mhuir-ruadh.

C. *Cia mar bha clann Israel air nan teassairgin ann a shin?*

F. Sgoilt an Tighearna 'n fhairge-ruadh, agus chaidh iad-san a nunn air tallamh tirrim.

C. *Co e an neach a thug a mach iad o'n Eighte?*

F. Thug Maoish.

C. *Ciod e mar bha iad air nan sdiuradh trid an fhàsaich?*

F. Le pilleir-neoil san la, agus le pilleir-teinne san oich.

C. *Ciod e mar bha iad air nan beathacha ann a shin?*

F. Le Manna O neamh.

C. *Ciod e mar fuair iad deoch ann san Diambair thirrim shin?*

F. Thug an Tighearna uisg ass an charraic a lean orra feadh na slighe gu h uillidh.

C. *Co iad air an d'fhosgail an tallamh, agus a shluig sios beo iad?*

F. Korah, Dathan, agus Abiram:

C. *C'a ar-son an d'tugadh peannas orra?*

F. Ar-son an ceannairc ann aghaidh Mhaoish, agus Araoin.

C. *C'a mhead a bh'ann do chloinn Israel 'n uair a thanic iad a mach o'n Eiphte?*

F. Tuairim air se ceud mile.

C. *C'a mhead dhiu shin a chaidh a steach dh'fhearran Chanàin.*

F. Cho deachaidh neach, ach Caleb, agus Joshua.

C. *Ciod e bu doll do chàch uille?*

F. Fuair iad uille bàs an san fhàsach.

C. *Ciod e am peacadh a bu mhò rinn iad ann san fhàsach?*

F. An laogh-òir a dheanadh, agus adhradh dho.

C. *Co e an duine bu chiun' bha air an tallamh?*

F. Bha

*F.* Bha Maoiſh.

C. *Co e an duine bu laidre bha air an tallamh?*

*F.* Bha Sampſon.

C. *Co e an duine bu mhò foidhidin bha air an tallamh?*

*F.* Bha Job.

C. *Co e an duine bha reir croidhe Dhe fein?*

*F.* Bha Daibhi.

C. *Co e an duine bu ſgiamhaigh bh'air an tallamh?*

*F.* Bha Abſalom.

C. *Co e an duine bu ghlice bh'air an tallamh?*

*F.* Bha Solamh.

C. *Co e Solamh ſho?*

*F.* Mhac Dhaibhi, agus Riogh Jeruſalem.

C. *Co thog teampal Jeruſalem?*

*F.* Thog Solamh an Riogh crionna, cumhachdach ſhin.

C. *C'uin thogadh e?*

*F.* Ma thuairim mile bliadhan mu'n d'tainic Crioſt air thallamh.

C. *Co iad a thilgidh ann ſan uamhann-theinnigh?*

*F.* An triur chloinne, Shadrach, Meſhach, agus Abednego.

C. *C'a uime 'n do cuirreadh ann iad?*

*F.* Do bhri nach deanadh iad adhradh do'n Jomhaigh-òir a rinn Nebuchadneſſar.

C. *Co e an neach a thilgidh am broclain nan leoghain?*

*F.* Bha Daniel.

C. *C'a uime 'n do chuirreadh ann e?*

*F.* Do bhri nach ſguirreadh e O bhi-deanadh urnuighe riſs an Dia-bheo.

C. *Co e an neach a thilgidh a mach ſan fhairge, agus a ſhluigeadh ſuas le muic-mharra?*

*F.* Bha Jonah.

C. *An roibh na daoine naomha ſho uille air nan ſaoragh?*

*F.* Bha iad le cumhachd agus le trocair Dhe.
C. *Ciod e an tam ann d'rugadh air Slanai-fhear?*
*F.* Ma thimchioll ceathair mile bliadhna an deigh cruthacha an t shaoghail.
C. *Co an tuachdaran a bha ann Judea san am shin?*
*F.* Bha Herod.
C. *Co bha na Impeir air an Roimhe ann shin?*
*F.* Bha Augustus.
C. *Co bha na ghiulla-coish ag Criost?*
*F.* Bha Join-baiste.
C. *Ciod e thachair dho-san?*
*F.* Thugadh an ceann dheth ann san Phriosan le Herod.
C. *Cia uime an d'rinneadh shin?*
*F.* Do bhri gu d'tug e achassan do Herod ar-son Herodias a bhi na mnaoi aige.
C. *Co dh'foilsigh breith Chriost air tus?*
*F.* Dh'fhoilsigh na h aingil.
C. *Co dha an d'fhoilsigh iad e?*
*F.* Do na buachaillibh-caorach.
C. *Co thug an chead adhradh do Chriost an deigh a bhreith?*
*F.* Thug an triur dhaoine glic a thainic o'n aird an nearr.
C. *Cia mar bha iad air nan sdiuradh d'a ionsuidhe?*
*F.* Bha le reult.
C. *Co mharbh na leinnibh ag Jerusalem?*
*F.* Mharbh Herod.
C. *C'a uime 'n do mharbh se iad?*
*F.* Do bhri gu roibh duil aige Criost a mharbhagh na meafg.
C. *Cia mar thearuinn eisin?*
*F.* Bha e air na ghiulan do'n Eiphte le Joseph, agus Muire.
C. *Ca mhead Abstol a raoghnaidh Criost?*

*F.* Da-

*F.* Da-dheug.

C. *Co dhibh a b'ionmhuinne leish?*

*F.* Bha Join.

C. *Co dhibh a b'eud-mhoire?*

*F.* Bha Peadar.

C. *Co dhibh a thug e leish chum a bhi nan fianaishibh air a chruth-atharracha, agus a mhor-dhorainn?*

*F.* Thug Peadar Shemis agus Join.

C. *Co dhibh a shean e?*

*F.* Shean Peadar.

C. *Co dhibh a brath e?*

*F.* Brath Judas.

C. *C'a mhead air an do reic se e?*

*F.* Air deich piosa fichid airgid.

C. *Ciod e bu doll do Judas na dheigh shin?*

*F.* Chaill e dhochas, agus chroch se e-fein.

C. *Co e an neach shin leish an do dhideagh Criost a bhi air na cheusadh?*

*F.* Le Pontius Pilate an tuachdaran Romanach.

C. *Co bhrosduigh Pilate a dheanadh?*

*F.* Brosduigh na Judhuighe.

C. *Co do na h abstolaibh a mharbhagh air tus?*

*F.* Bha Shemis.

C. *Co dhibh a b'fhaidde mhairr beo?*

*F.* Bha Join.

C. *Co e an chead neach a chuirreadh gu bàs ar-son Chriost?*

*F.* Bha Stephen.

C. *Ciod e am bàs a fuair e?*

*F.* Chlochadh gu bàs e.

C. *Co e an neach shin a bha air na ithe beo le cnuimhibh?*

*F.* Bha Herod, an neach shin a mharbh Shemis leish an chloidheamh.

C. *Co e an neach shin a shaoil an Spiorad-naomh a cheannach air airgid?*

*F.* Bha

*F.* Bha Simon Magus.

C. *Co e an neach shin O bhi na fhear-geur-lean-mhuinn a dh'fhàs na shearmonaidh?*

*F.* Bha Pòl.

C. *Co e an neach air an d'tainic crith ag searmoin Phòil?*

*F.* Bha Felix an tuachdaran Ròmanach.

C. *Co e an Riogh shin nach mòr nach do chuirreadh a dh'fhiacha air a bhi na Chrioshuigh?*

*F.* Bha Riogh Agrippa.

C. *C'uin' a Sgrioſſadh Jeruſalem araon am baille agus an teampal?*

*F.* Ma thuairim da fhichid bliadhna an deigh bàish Chrioſt.

C. *Co leish an d'rinneadh shin?*

*F.* Le Titus an tuachdran Romanach.

*C.* *Ciod e bu doll do'n Faidhibh, agus do'n h Abstrlaibh?*

*F.* Dh'fhuilling iad am bàs gu coitcheanna ar-ſon an teagaiſg a thug iad ſeachad; bha Iſaiah air na Shàbhagh aſs a cheile, bha Jeremiah air na chlochadh gu bàs, bha Peadar, agus Aindrea air nan ceuſadh, thugadh an ceann do Phòl agus mar ſhin ſios.

*Na deich aitheantibh mar ata iad ann a meadarachd dhàn chuammanta.*

I. DHUITS' na biodh Dia eille ach mi.
II. Re Jomhaigh na dean guth na gniomh.
III. Ainm do Thighearn' na lugh gu faoin.
IV. 'S an t ſàboid coimdigh tu maraon.
V. 'S urram dh'athair 's mhathair do bhreith.
VI. Na mort 's na marbh aon neach air bith.
VII. 'S o neimh-ghloin cum thu fein gun lochd.
VIII. 'S na goid ca d'bhios do ſtaidd gu bochd.
IX. 'S o bhreagan cum do theanga glan.
X. 'S re cuidd do choimhearſnaich na buin.

Cuidd

## *Cuidd dh'fhoirm urnuighe ar-son Cloinne araon air la-seachduin, agus Saboide.*

### *Urnuighe ar-son maiddin la Seachduin.*

O Dhe uille-bheannuicht', is tussa Cruthai-fhear nan uille nithe ata air Neamh shuas, agus air thallamh a bhoss, agus rinn thu mishe chum do ghloir, agus do sheirbhis fein. A Tighearna cuiddich leam thussa mo Chruthai-fhear a chuimhneacha ann laithibh m'òige. 'Ta mi ag aidmheil thaoibh natuir gur duine-cloinne feirg mi, agus oighre air ifrionn; ata mo chroidhe do-lubaidh chum an ni shin ata maith, agus gu huillidh ag aomadh chum an ni shin ata olc; Dhia bi trocaireach dhomhsa peacach bochd.

O Thighearna 'ta mi ag aidmheil, gu do thoill mi gu ceart-bhreitheach ifrionn, agus mur bhiodh gu d'ullamhuigh thussa Slanai-fhear dhomh bhithinn Sgriosta cailte gu siorruidhe: a Tighearna teassairg mi o'n fheirg ata chum teachd, air sgàth Josa Criost do mhic a leag sios anam chum mo leithids' a pheacach bochd a shàbhalacha.

Cruthaich ionnam croidhe-glan, agus ath-nuadhaich Spiorad ceart ann taobh a stigh dhiom. A Tighearna toir an croidhe cruaidh clochach uam, agus toir croidhe tiom briste dhomh ar-son mo pheacaidh. O! maith dhomh mo pheacaidh ghein, agus ghniomh gu h iomlan; glan uam iad uille le fuill Chriost mo shlanai-fhear a ghlanas o gach peacadh.

O Thighearna teassairg mishe do ghna o liontaibh a pheacaidh agus o bhuairribh an Diabhoil, cum mi o mhallacha, o mhionnacha, agus o bhreagan, agus o gach uille uabhar agus diamhanas, agus o mhi'-naomhacha la an Tighearna.

A

A Tighearna toir croidhe nuadh dhomh, chum 'sgu d'tugain gaol dhuits', agus do d'shlighibh, dean seirbhiseach dhuit fein dhiom feadh uille laithibh mo shaoghail. Ullamhuich dhomh na nithe shin ata dh'fheim orm, thaoibh anama no cuirp; toir dhomh an diugh m'arran laitheil; agus dean toilleach do mo chrannachar mi, ann 'sgach staidd a chi thussa iomchuidh air mo shon.

A Tighearna beannaich mo luchd-daimh gu hiomlan, ach gu-sonraicht' mo pharantaibh, Dhia dean mishe mo dhuine-cloinne dleasdanach dhoibh. Tha mi toirt buidheachas dhuit ar-son a churam a a ghabh thu dhiom feadh na hoich chaidh seach: A Thighearna dean fairre orm feadh an la sho, agus feadh uille laithibh mo shaoghail, agus toir gu neamh mi fa-dheoigh, chum 'sgu deannain comhnuidhe maille reuts', gu faicinn do ghnuis, agus gu d'tugainn moladh dhuit feadh shaoghail nan saoghal trid Josa Crioft. *Amen.*

*Urnuighe eille.*

A Dhe ro ghras-mhor, dhealbh thussa mi ann san bhroinn agus thug thu mi gu sàbhailt' ass a shin: rinn thu freasdal dhomh o thainic mi chum an tshaoghail, agus ghleidh thu mi o iommad baoghal; 'smoch- a thugadh suas dhuit mi ann am baisteadh. A Thighearna gabh reum mar do dhuinne-cloinne fein agus thoir dhomh porsan a meas do chloinne fein.

O! Thighearna mar chaidh mi air seachran uaits' o'n bhroinn seadh fòs gheinnidh mi ann a peacadh, agus rugadh mi ann a ciont'. A Tighearna thoir mothacha dhomh air mo pheacaidh, agus air mo thruaighe, agus leig dhomh fhaicsin gu bheill mi bochd, truaillidh, dall, agus ruisg a feugmhais

Chriost;

Chrioſt; O deonich dhomh m'eolas a chuirr a ſteach air Crioſt mo ſhlanai-fhear ann a laithibh m'oige; agus ionluid m'anam-peacach ann a ſuaran ſolla mhor-luach Chrioſt.

O Thighearna thug thuſſa miſneach do chloinn bheag a theachd do tionſuidhs', agus dubhairt thu gur b'ann le'n lethid-ſan a bha Rioghachd Dhe air na deanadh ſuas, oh! gabh miſhe ann an aſgaill do dhideann, agus cum do lamh-throcaireach timchioll orm, agus beannuich mi, O! toir croidhe nuadh, agus natur nuadh dhomh; agus biodh Crioſt air na dhealbh ann a m'anam. A Thighearna cuirr a mach do threun-neart a rinn Creatuir-beo dhiom air thus, anoiſh, chum Creatuir-nuadh dheanadh dhiom.

A Thighearna cum miſhe o gach peacadh, agus gbàbhadh ata tathaich air cloinn òig; agus tearuinn mi o dhroch-briathraibh, 'ſo dhroch chuiddeachd, agus deonuich dhomh cuiddeachd a conbhaill reu-ſan air an bheill eagal thainmſe, a Thighearna cuiddich leam bòide mo bhaiſtigh a chuimhneacha agus a choimhid, chum 'ſgu cuirrin cul riſs an tſhaoghal, an Diabhol, agus an fheoil; agus fairre do ghna nan aghaidh.

Gu ma beannuicht' gu roibh thuſſa O Thighearna ar-ſon mo chaomnadh, agus mo choimhid roimh dhorchadas na h oich a chaidh ſeach. A Thighearna ſdiur mi feadh an la ſho, agus cuiddich leam do ghna ſmuainteacha gu bheill do ſhuil uilleleirſinneachs' ag dearcadh orm an comhnuidhe, toir gliocas dhomh a ſmuainteacha, agus a thoirt fa-near mo chrich-dheirrinnich, chum 'ſgu bithinn do ghna ullamh ar-ſon bàiſh, breitheamhnais, agus ſiorruidheachd, agus ſho uille ta mi ag achuingidh ar-ſon toiltinniſh mo Thighearna, agus mo ſhlanai-fhear beannuicht' Joſa Crioſt. *Amen.*

*Urnuighe*

## *Urnuighe ar-son feasgar la-seachduine.*

O Dhe ghlor-mhor uille-bheannuicht',do ghleidh agus bheathaich thu mi an diugh, agus feadh uille laithibh mo shaoghail agus thiolaic thu iommad sochar orm creud iocsas mishe dhuit ar-son do shochair uille, agus gu sonraicht' ar-son do ghraidh ann do Mhac Josa Criost a churr a shàbhalacha peacaidh chailte, buidheachas do Dhia ar-son a thiolacadh do-insidhe.

A Thighearna fosgail mo shuile, chum 'sgu faicinn mo staidd chailte thruagh a thaoibh natuir, an feim do-insidhe ata agam air Criost a bhi na shlanaifhear dhomh, 'sgu teichinn gun mhoill a ionsuidhe chum tearmunn, Thighearna folluigh mi ann na lottaibh-san, glan mi le na fhuill, agus sgeudduich mi le na fhirinteachd-san.

A Thighearna oibridh aithreachas ionnam thaoibh Dhe, agus creiddeamh a thaoibh air Tighearna Josa Criost, O! dean aon do dheisciopla Chriost' dhiom, air mo theagasg le na aitheantaibh, air m'fhuasgladh le na fhuill, agus air m'aomadh chum eisempleir a leanmhuinn agus gluasachd ann na cheimibh, a Thighearna toir gras dhomh gaol a ghabhail ort le m'uille chroidhe, iomradh air tainm le hurram, do shàboidibh a choimhid le tlachd, agus t Fhocall eisdeachd le hairre.

A Thighearna toir Spiorad na huchd-mhacachd dhomh; 'sgu glaodhain *Abba Athair* agus amharc suas reutsa le muinighin, mar m'athair air neamh chum foirinn air m'uireasuibh, O dean duine cloinne umhal glic dhiom; agus toir orm fàs ann a gras, mar dh'fhàsafs mi ann an laithibh, agus ann a bliadhannaibh; chum gu suighinn do bheannachas', agus do ghean-maith o neamh a nuas, agus gu bithinn

inn mar bheannacha, agus mar fhòlas do mo pharantaibh, agus do mo luchd-daimh air thallamh.

A Thighearna beannuich mo pharantaibh, agus bi do charraid do mo chairdibh uille, agus toir maitheamhnas do mo naimhde, a Thighearna dean fairre air an teaghlach gu' h iomlan, agus coimhid mise trid na h oich, agus deonuich dhomh luidhe fios ann an reite re Dia; toir orm a chuimhneacha gu bheill oich an bhàish ag teachd, an uair is eigin dhomh an saoghals' fhagail, agus luidhe sios ann san uaigh: a Thighearna deassaich mi air chionn na h uair shin, agus ullamhuich ionnad-comhnuidhe do m'anam air neamh far an fuigh mi foish-shiorruidhe maille reuts', agus ag seinn halelujah do'n ti ata na shuidhe air an chathair-rioghail, agus do'n uan gu suthain. Do Dhia an t athair, an Mac, agus an Spiorad-naomh, gu roibh gloir anoish agus gu siorruidhe suthain, *Amen.*

## *Urnuighe eille.*

A Dhe ghras mhor uille-bheannuicht', 's mishe do chreatuir fein, obbair do làimh, 's uamhunn agus is iongantach mo dhealbh: ach mo thruaighe! chuirr mi-fein mi'-loinn agus mi-dhreach orm le mo pheacaidh. Thighearna dean trocair orm-sa peacach truagh, sgriosś mishe mi-fein, ach ionnad-sa 'ta mo comhair.

A Thighearna 'ta mi ag aidmheil gu bheill mo shochair uille ag teachd bh'uaits', ach mo thruaighbh uille ag sruthagh bh'uam-fein: O taisbeann dhomh mo thruaighe thaoibh leagaidh Adhamha, agus m'fhuasgladh tre fuill Chriost, a Thighearna nochd dhomh mead, agus lion-mhoireachd mo pheacaidh, agus cuiddich leam gun mhoill teichidh a cneidhibh Chriost chum fuaradh do m'anam ciontach; agus deonuich dhomh eisin a chuimhneacha

 mar

mar m'Fhaigh, mar mo ſhagairt, agus mar mo Riogh. O dean toilleach mi, bhi air mo theagaſg le na Spiorad-ſan, air mo ſhàbhalacha le na fhuill, agus air mo riaghala le na lagh.

O Thighearna toir gras dhomh eolas a ghabhail ort, gaol thoirt dhuit, le m'uille chroidhe, intinn, agus neart, O teagaiſg dhomh mo ſhlanai-fhear a leanmhuinn, mo bhaiſteagh a chuimhneacha, agus mo bhòidibh a choimhid; chum 'ſgu cuirrin cul re gach uille neimh-dhiadhachd, agus ain-miann ſaoghalta, agus gu caithinn mo bheatha gu meaſſùra, gu co'-throm, agus gu diadhaigh ann-ſan tſhaoghals' ata lathair agus a bhi coſmhuil re Joſa, ag meadacha gach la ann an gliocas, agus ann an dheagh-ghean le Dia, agus le duine.

A Thighearna bi thuſſa t athair agam: treoruidh mi ann ſan tſlighe ann an coir dhomh gluaſachd, agus deonuich dhomh eolas a ghabhail air na Scrioptuiribh naomha O m'òige anios. A Thighearna beannuich mo Pharantaibh, agus mo luchd-daimh uille; neartuich miſhe mo dhleaſdanas a dheanadh dhoibh-ſan, agus iadſan an ni ceadna a dheanadh dhomhſa; a Thighearna fioſruich na daoine tinn, agus gabh truas do na bochdaibh, agus do na huillidh ata ann an amh-ghar.

Bheirim buidheachas dhuit, O Thighearna, arſon mo choimhid O pheacadh, O ghàbhadh, agus O chuntart, feadh an la ſho: teaſſairg mi mar an ceadna feadh dhorchadaiſh na h oich ſho, coimhid mi o'n leoghan-bheiceach, ata doll timchioll do la agus dh'oich a dh'fheachain co gheibh e ſhlugadh ſuas, Thighearna ullamhaich mi air chionn bàiſh, agus a thoirt comhail do mo Dhia fein, O coimhid mi on lochann ſhin ata loſgadh le teinne agus pronnaſc, agus toir chum do rioghachd ſhior-bhuan fein mi chum 'sgu bithinn maille riſs an Tighearna g

ſiorruidh

siorruidhe, air sgàth Josa Criost, agus dho-san ata maille reuts' o athair, agus a Spiorad-naomh oscionn nan uillidh, na Dhia beannuicht' gu siorruidhe. *Amen.*

*Urnuighe ar-son maiddin la an Tighearna.*

O Dhe ghlor-mhor uille-chumachdaich, ata mishe ag teachd chugad air mhaiddin do la-fein, a thoirt adhradh dhuits' athair, a mhic, agus a Spioraid-naoimh. 'S tussa cruthai'-fhear an t shaoghail, slanai'-fhearr an duine chailte, agus naomhai'-fhear nan daoine taght', o toir gras, agus neart dhomhs' eolas a ghabhail orts', agus croidhe thoirt gaoil dhuit.

O Thighearna thiomnadh suas dhuit mi ann am baisteagh le cumhnant sollamaint. Ach mo thruaighe! 's dearbh gu bheill mishe fealtach ann san chumhnant shin, dhi-chuimhnuidh mi Dia mo chruthai'-fhear, mo shlanai'-fhear, agus mo naomhai'-fhear, aig an roibh ceangal orm: rinn mi seirbhis do'n Diabhol, do'n t shaoghal, agus do'n fheoil; tris an do gheall mi diultadh. O Thighearna na toisich orm le breitheamhnas; is peacach droch-thoilteannach, agus ifrionnach truagh ann do lathairs' mi, agus mu chomharruichear leats' e'-ceart, cho chommasach mishe freagar do dh'aon Fhocall ann 's na miltibh.

O Thighearna na cummadh mo pheacaidh sruthan do throcair bh'uam san la diugh. Ach thig fein a nuas agus dean e na la aithreachais, agus maitheamhnais do m'anams', athair bi reidh reums', agus ghabh chugad mi mar dhuine-cloinne dhuit fein air sgàth do mhic ionmhuinn Josa Criost ann san bheill do mhor-thoill.

O Thighearna deonuich dhomh do Spiorad fein chum m'ath-nuadhacha, agus chum m'anam marbh

a bheothacha, mo chroidhe cruaidh a mhaothcha, m'intinn dhorch a ſhoillſeacha, agus mo thoill cheannairceach aomadh reuts', agus re do lagh ro-naomha, b'ann air cho'-ainm an la diugh a dh'eirich mo ſhlanai-fhear O na mairbh, O nach eirichins' air an nòs cheadna o uaigh a pheacaidh an diugh, agus gluaſachd maille riſſin ann an nuadhachd beatha.

A Thighearna luchduich m'anam an diugh le gradh do mo ſhlanai-fhear, agus do Fhocall: ſpion mo chroidhe o'n tſhaoghal, agus ſocraich mo mhiannaibh air nithe ſhuas, a Thigearna toir dhomh a chluas chum eiſteachd, agus an croidhe chum tuigſin, agus biodh la ann do chuirtibhs' ni's fearr dhomh na mile la 'n aite air bith eille.

O Thighearna na leig do nithe na beatha ſho an feaſd doll eidir miſhe agus na nithe a bheanas do m'anam: oir ciod e an tàbhachd a bhiodh agam an ſaoghal uille a ghnothach, mu chaillis mi m'anam fein, agus mo ſhlanai-fhear? gu cinteach 's maith dhomhſa dluthacha reuts' an diugh oir theid gach neach ata ſadd o laimh bh'uaits a mugha.

A Thighearna dean laithibh ſàboide taitneach do dhaoine, agus doirt a nuas do Spiorad fein air Miniſhteribh, agus luchd-eiſteachd ann ſan la diugh. Toir an teang'-fhòluimt' do d'ſheirbhiſhibh fein, agus foſgail croidheachibh dhaoine, a ghabhail a ſteach t fhocaill fein, agus gabh gu taitneach re urnuighe, agus mollaidh do phobuill fein trid Joſa Crioſt an t eidir-mheadhonair, agus dho-ſan maille reuts' Athair agus do'n Spiorad-naomh biodh gach cliu gu ſiorruidhe. *Amen.*

### *Urnuighe ar ſon feaſgar la an Tighearna.*

O Dhe naomha ghlor-mhor, is tuſſa dh'eiſteas urnuighe, is tu tobbar na trocair, 's tu Dia mo bheaths', agus beatha m'anama: O beothaich

thuſſa

thussa mi chum gairm air thainm, agus mo chroidhe dhortadh a mach ann do lathair.

O Thighearna thug thussa an la diugh, agus iommad la eille dhomh a chuimhneacha m'anama agus a dh'oibreacha a mach mo shlainte, ach, mo thruaighe! mhi'-bhuillich mi m'uin, mhi'-naomhaich mi an t'Shàboid, agus dhi'-chuimhnich mi m'anam fein, agus mo shlànai'-fhear. Rugadh ann a peacadh mi, agus ghluais mi ann a peacadh, agus bha mi neimh-churamach mu'n obbair shin ar-son an do chruthaich thussa mi. O Thighearna 's creatuir ro-chiontach mi, ata aireamh mo pheacaidh lion-mhor, agus an gne uamhar, ach agats' ata maitheamhnas chum 's gu biodh teagals' oirn, a Thighearna bàth mo pheacaidh air an an-mochs' fein ann a cuan folla Chriost, chum 's nach bàithe m'anams' ann an Cuan na feirg.

Buidheachas dhuits' o Thighearna arson la na Sàboide, ar-son an t soisgeul, agus ar-son Meadhonaibh na slainte, O naomhaich mo Croidhe, agus neartuich mo Mheoghair a chonbhail greim do t Fhocall: agus deonuich dhomh, ni amhain a bhi m'fhear-eisteachd an Fhocaill, ach m'fhear-deanaidh an Fhocaill mar an ceadna. Thighearna oibridh fein ionnam Creiddeamh-fior, Gradh-lasta, agus dochas-beo; o nach co'-eigineadh gaol Chriost mi, teicheadh O na pheacadh, agus rith ann shlighibh t aitheantaibhs'.

A Thighearna deonuich dhomh air feasgar do la fein, feasgar mo bheatha chuimhneacha, agus oich a bhàish ata teannadh orm, far nach urrain aonneach obbair sa bith a dheanadh, o nach bithinn glioc chum sollar a dheanadh air chionn na hoiche shin. Agus feim a dheanadh do Chriost mar urras a dhioladh m'ainbh-fhiach, agus mo chuntas a reitheacha; chum 'nuair a thigin fhaghail bhàish, gu

 biodh

biodh sioth deagh-Choguish agam, agus dochas bunaltach tachairt air an Bhreitheamh reidh reum, agus Sàboid shiorruide mhealtuin maille re Crioft shuas, gun oich, no la eille Seachduin re teachd na dheigh.

A Thighearna beannuich air Riogh-Protestenneach, taisbein thu fein as-leath Shion, beannuich an focall ann ionnad sa bith a bha e air na shearmonacha an diugh; na biodh e mar uisge a dhoirtear air an làr. Dhia beannuich mo Chairdean, agus toir maitheamhnas do mo Naimhdibh; dean trocair air an aittim atá fo leòn, fuasgail air na daoine tinn, air na bochdaibh, agus air an dream àta fo fhoirneart, a Thighearna dean fairre orra-san ata òg, teassairg iad o liontaibh an Diabhoil, 's o thoilleacha-intinn na h oige, agus coimhid iad o chuiddeachd na h aittim shin, ag am bheill barrachd gaoil air toilleachaintinn na 'ta aca air Dia.

Luigheasaich do bheannacha air mo Pharantaibh, deonuich dhoibh-san mishe thogbhail suas ann a t eagalsa; agus neartuich mishe ghabhail r'an teagasg-san le gaol, agus taingeileachd. Onoir agus umhlachd thoirt dhoibh: a Dhe beannuich mo luchdteagaisg uille, agus Craobh sgaoil eolas Chrioft feadh an t shaoghail, chum 'sgu biodh t ainm air na naomhacha, 'sgu d'tigeadh do Rioghachd, 'sgu deanthar do thoill, air an Tallamh mar nithear air Neamh: a Thighearna toir dhomh an diugh m'arran laitheil, agus maith dhomh mo pheacaidh laitheil: Saor mi o bhuairreadh, agus gabh mi a steach chum do Rioghachd-neamhaidh fein air Sgàth Josa Criost. *Amen*

*Mineacha gairrid air Urnuighe an Tighearna, a toirt Seolaidh seachad araon Urnuighe a dheanadh leish na briathara ceadna, agus air an mhod cheadna, agus chum a ghnathacha le tuigse.*

A

AIR 'n Athair ata air Neamh, deonuich dhuinne bhi 'nar Cloinn agats' gun amharas, agus teachd chugads' gach uair le Creiddeamh, agus munighin, mar Chlann chum Athair ata ullamh, agus commaſach air cuiddeacha leinn. Gu ma beannuicht' h ainmſe, biodh ſmuaintidh mhor-urramach mu t ainm aird naomha-ſa ag ſhealbhacha croidhe gach neach, chum 'ſgu caitheamh iad ſaothair a bhi naomha, mar ata thuſſa Thighearna naomha; teilg ſios Cathair-rioghail a pheacaidh, agus an Diabhoil, agus thigeadh do Rioghachd fein; toir air gach Rioghachd, agus air gach croidhe, bhi umhal do t uachdrannachd fein, agus do d'ſhlait-rioghal cheartſa; agus deanthar do thoills' air an Tallamh le daoine, le treimh-dhireachd chroidhe, le deagh-thoill, agus le ſuilbireachd, mar ata i air na deanadh air Neamh leiſh na h Aingil, agus na Naoimh ghlor-mhor ata ſan ionnad ſhin, agus do bhri nach commaſach ſinne air do thoill a dheanadh, no Sheirbhis thoirt dhuit, gun tiolaicigh fheimeil na beathſa, Thighearna toir dhuinn an diugh air 'n arran laitheil, jodhon lòn iomchuidh air ar-ſon, le do bheannacha-athrail, agus do ghean-maith: ach a Thighearna na cuirr ſeachad ſinn le tiolaicigh-thalmhigh a thoirt do air Cuirp bhàs-mhor, ach deonuich dhuinn beannachaidh-neamhaidh do air 'n anama neimh-bhàs-mhor, agus maith dhuinn air fiacha, agus air peacaidh ata lion-mhor oilteill, ar-ſon dioladh, agus toilteannas Joſa Crioſt air fear urraiſh, amhluidh mar mhaitheas Sinne do air ſeicheannaibh, tre do ghraiſh-ſe ag amharc ſeachad air an e coir a ni daoine oirn, Dhia luigheaſaich oirn barrachd do'n Spiorad-chrioſtoil, agus do'n chiunas-chroidhs': agus mar ata Sinn' ag aſlacha a bhi air ar Sàbhalacha o gach peaca chaidh ſeach, mar an ceadna ata ſinn ag aſlacha a bhi air

ar teassairgin uaidhe ann 'sgach am ata chum teachd: Thigearna cum sinn o pheacadh, agus na leig ann a buairreadh sinn, ach saor sinn o gach olc: o ceansuich air namhaid an Diabhol, agus cuirr ass da inleachd, agus saor sinn o na peacaidh, o na liontaibh, agus na cuntartaibh ata gu lion-mhor, agus gu laitheil g'ar cuartacha. O Thighearna 'ta air suil reuts', sann orts' ata sinn a feitheamh chum eisteachd, agus gabhail re air 'n urnuighe, do bhri gu bheill thussa treun chum air sàbhalacha, neart-mhor d'ar cuiddeacha, agus glor-mhor ann do throcair chaoimh, Athair ata air Neamh, biodh do throcair air na gloracha leat ann air mor-uireasbhuidh-ne a dheanadh suas, ann a maitheamhnas thoirt ann air peacaidh, agus ann air saoradh o'n olc; oir is leats' amhain an Rioghachd, an chumhachd, agus an ghloir gu siorruidhe. *Amen.*

*Cuidd a Fhoirm urnuighe, agus buidheachais ar-son Cloinne araon air thoiseach, agus an deigh bidh.*

*Air thoiseach air biadh.*

O Thighearna pheacaidh sinne a taghaidh, agus air an àbhar Shin chaill sinn air còir air tiolaca air bith, gidheadh ghabh thussa truas dhinn, agus thug thu lòn dhuinn; a Thighearna deonuich dhuinn a ghabhail gu meassara, agus le buidheachas, agus dean Sinne le gnathacha na meadhona sho na beatha, ni's iomchuidh ar-son do Sheirbhis fein, trid Josa Criost. *Amen.*

*Aon eille.*

O Thighearna toir maitheamhnas dhuinn ann air peacaidh, bi ann an siochaint leinn, agus

atharruidhe afs an mallacha, ata a lorg air na Creatuiribh air ar-foinne, agus naomhaich na tiolaicigh fho chum air feim, agus deonuich dhuinn ithe, agus òl chum do ghloirs' air fgàth Chrioft. *Amen.*

*An deigh bidh.*

BUIDHEACHAS dhuits' o Thighearna ar-fon Chrioft, agus ar-fon gach beannacha thug thu dhuinn maille rifs, buidheachas dhuits' a bheathaigh air cuirp, ann fan ams', o biodh an tiolaca fho na thoifeacha air tiolaicigh is mò, agus is fearr, air nan ullamhacha dhuinn ann an Crioft, agus deonuich dhuinn faothaireacha ar-fon an bhidh nach teirric; ach a mhairreas chum na beatha-mhairreanaigh trid Jofa Crioft. *Amen.*

*Aon eille.*

A Dhe bheannuicht', creud iocfas finn dhuitfe ar-fon tuille thiolaicigh, 'fann annats' ata air bith, air beath', agus commas air gluafachd, ata finn beo air do fhreafdals', a Thighearna deonuich dhuinn a bhi beo chum do chliu, ag dearcadh air; agus ag miannacha beatha is fearr maille reut-fein fhuas, trid air Tighearna Jofa Crioft. *Amen.*

*Aon eille air thoifeach air biadh.*

A Dhe ghraf-mhor ata finn ag aidmheacha gu bheill finn ni's lugha na chuidd is lugha do d' thiolaicaighs' uille, agus gu do thoill finn gach fòlas a bhi air na chonbhail air aifh uain, ach gidheadh 'ta thuffa 'gar luchdacha gach la le do fhochair, ata iad nuadh dhuinn gach maiddin: A Thighearna beannuich iad fho do chreatuiribh a dh'altram air

cuirp, agus toir dhuinn arran na beatha dh'altram air 'n anamaibh, ar-son Chriost. *Amen.*

*Aon eille.*

O Thighearna is creatuiribh olc, neimh-thaingeil sinn, agus bhrosduich sinn thussa ata do ghna ag deanadh maith oirn, gu ro-mhinic, agus gidheadh bheathaich thussa sinn feadh air saoghail le lòn iomchuidh air ar-son, agus fòs ag buannacha do mhaitheas leinn; o nach treorachagh do mhaitheas chum aithreachais sinn, a Thighearna na leig dhuinn do chreatuiribh a mhi-bhuilleacha, no do ghras iompadh gu h uaibhreas. O na biodh air bord na dhull dhuinn, ach deonuich gu bi na sochair choitcheann sho, air nan iompadh gu sochair chumhnant' dhuinn trid Josa Criost air slanai'-fhear. *Amen.*

*An deigh bidh.*

O Thighearna is tussa tobbar nan uille throcair, agus gu saibhir ag tiolacadh oirn na n uille nithe ata sinn a mhealtuin, o nach tugamaid gradh do'n fhear-thabhairt, agus air beatha chaitheamh chum a ghloirsan. Cho b'fhadda gus an sàilneacha na cuirp ain-fhann sho againn, mur bhiodh gu bheill iad gu laitheil air nan conbhail suas, agus air nan uracha le do thoir-bheartas fein, o deonuich gu cum sho sinn do ghna cuimhneach air an bhàs, agus teagaisg dhuinn air beatha, air slainte, agus air neart, a chaitheamh ann a sheirbhis Dhe gu suilbhir; ag dearcadh air Criost, ar-son firinteachd agus neart; dho-san gu roibh gloir gu siorruidhe. *Amen.*

*Aon eille.*

O Thighearna na biodh air cuimhreann againn anns' na nithe sho a theid a mugha le na gnathacha, toimheas a mach dhuinn air crannachar a measg do chloinne fein, ann a beannachaidh an Chumhnant dhaingionn shin. Agus deonuich gu toir do thiolaicigh oirn thussa ghloracha ann san t shaoghal, le comhradh, agus giulan riaghailteach, bi fein a do Dhia againn gu siorruidhe suthain. Agus air fear-iuil gus a bhàs. Toir dhuinn croidhe deoruidhe, agus ccigrich air an Tallamh, chum 'sgu gluaismid, agus gu caitheamhmaid air beatha, mar an aittim shin ata duil aca re suidhe sios air fleadh maille reuts' ag bannaish-phòsta 'n uain ann 'sna Neamhaibh shuas; agus do tainms' ann a Criost biodh gloir shiorruidhe. *Amen.*

*Laoidh, no Dàn-spioradail ar-son Chloinn Oig.*

*A bhi air na seinn le fonn coitcheann air Sailm.*

1 'STEARC, olc, laithibh an Duine fein,
Ag gabhail seach gu cass;
Mar leud na boise, no fadd reish
Gàch feòil air seargadh ass.

2 Plantuigh Dia bhlàth 'n uair chi e fàth,
'S buainidh 'sgach aoish sa-leath;
C'a uim' ni 'n oig' monbhar gun stà,
'N uair ghairmhear iad a sreath?

3 O nach cuimhnicht' mo Chruthai'-fhear leam,
Ann laithibh m'oig' le beachd,
O bhriathraibh olc mo theanga cum,
'So mhiann na h oig' mo thlachd.

4 Feuch

4 Feuch 'ta na laithibh teachd gu luath,
Thig triobloid air gach taobh,
Far 'n abbair fhalbh mo ſhòlas uam,
Cho'n ionnad tamh an ſaoghal.

5 C'a uime ſhirrin ionmhas fior,
'San ionnad nach bheill ſaimh,
Ach lan do dhiamhanaiſh gach tior,
Is amh-ghair air gach laimh.

6 Beirrear aſs uam na nithibh truagh,
'S gun annt' ach lannair ſhul,
Dearcam buan thar na neulaibh ſuas,
Far bheill m'ionmhas air an cul.

7 Co agam ann ſna Neamhaibh fein,
Cho'n bheill gu leir a h aon,
No air thallamh d'an d'tug mi ſpeiſh
Ach thuſs' a Dhe ro-naomh.

8 O nach rachainn air iteig ſuas;
Far bheill ſlanai-fhear mo ruin,
An d'tigeadh ach aon lannair uait,
Chuirt' an ſaoghals' air cul.

9 Chaidh 'noiſh m'fhear-ſaoruidh glor-mhor ſuas,
Thagradh mo chuis gu fior;
Chrathadh Cathair-cheartaiſh mu'n cuairt,
Le fhuill ag labhairt ſioth.

10 Chum an ionnad bhuan dearcam ſuas,
Far 'n deachaidh Crioſt air 'n iul,
A reitheacha ſlighe do a ſhluagh,
'Sa dh'fhoſgladh dorrus duint.

11 Bheirrir iad leiſh 'n uair bhi's iad thall,
Chum ſruth do dh'uiſge bheo;
Toirmar na deoir o'n ſuile fann
'S gleusfar an croidh' gu ceol.

12 Cho mheall aon mheaſs cho bhuair aon bhean,
'San duthaich ghlor-mhor naomh,
Cho chealg an aith'r le mead a nimh,
Ann Phàraiſh agh-mhor chaomh.

13 Air Crioſt m'fhear-iuil leanaidh mi dlu,
Air ſeachran uaidh' co d'teid;
Bithigh mo chrioch gu ſonna ciun,
Ma ſdiuruighs' ſe mo cheim.

14 Biodh gradh, is Creiddeamh fàs gu ſior,
Gus 'n tig m'fhear-ſaoruidh treun,
Oir 's coigreach air an tallamh mi,
Bheirr Crioſt mi chuige fein.

15 Mo bheath', mo neart, 's mo dhochas buan,
Ann bheill mo thearmunn treun;
Cho tuit mi, 's tu gam chonbhail ſuas,
Dhia eiſt gu gradd re m'eigh.

6 Shín nuas do lamh ſhlanai-fhear mhín,
Is gabh mi chugad fein;
Gu Seaſſain 'n lath'r do Chathair-riogh,
'S do ghloir dhomh gu bu leir.

7 Togar leam ceol re Dia nan dul,
Suas chum a Chathair-riogh,
Do'n triur co'-cheangailt', biodh gach cliu,
Do'n aon neimh-roint' am briogh.

18 Gach

18 Gach gloir, is urram, cumhachd, 's cliu,
Do'n triur do-thuigs' le croidh',
Mar bha ag fior-thoiſeach gach iuil,
Biodh 'noiſh, 'sa riſh gu ſior.

19 A thoirt mor-mholaidh agus cliu,
'N Ath'r, 'n Mhac, 's do'n Spiorad ghrinn,
An triur ann aon, is aon ann triur,
Biodh Neamh is tallamh cruinn.

AN CHRIOCH.



